# CUAIRT AN OILTHIRICH;

NO

# *TURUS A CHRIOSDUIDH;*

O'N

T-SAOGHAL SO CHUM AN ATH-SHAOGHAIL:

FO SHAMHLADH

# BRUADAIR.

---

ANN AN DA EARRAINN.

*Far a'bheil e air a chuir an céill mar dh' fhalbh e; na cunnairt agus na cruaidh-chais a thachair air air a thurus; a choilion buaidh a thug e air an t-Saoghal, air an Fheòil, agus air an Diabhol; agus mar a rainig e air mhodh sona chum a Bhaile nèamhuidh.*

---

AIR EADAR-THEANGACHADH O BHEURLA

IAIN BHUNIAIN,

LE

*P. MACPHARLAIN,*

EADAR-THEANGAIR TUS, AGUS FAS DIADHACHD SAN ANAM, &c.

---

*Ghnàthaich mi samhluidhean.* Hos. xii. 10.

DUN-EUDAINN:

*Clo-bhuailte le T. Stiubhart,*

AGUS R'AN REIC LEIS AN EADAR-THEANGAIR.

---

1812.

# ROI'RADH

DO'N

# LEUGHADOIR CHRIOSDUIDH.

A LEUGHADOIR,

ANNS an leabhar so tha turus draghail, troi fhàsach cunnartach an t-saoghail so, do'n Chanaan nèamhuidh, na fois agus na sìth bhith-bhuan, air a chuir sìos: anns a bheil, fo shamhladh bruadair, turus a Chriosduidh air a chuir gu soilleir an céill. Le bhi gu cruadalach a' cogadh fo bhrataich Chriosd, ard Cheannard ar slainte, bheir sinn gun ag buaidh air ar naimhdibh spioradail, agus ceannsaichidh sinn gu buadhar gach buaireadh d'am bheil ur cor san àm buailteach, 's a chuireadh moill' oirn o fhalbh na thrà o Bhaile an Leir-sgrios, (ni is e an saoghal so, le fhaoinshòlais, le iomaguin, agus le othail) chum triall air ar turus do'n Ierusalem nèamhuidh, far a bheil ar sonus neo-chriochnach, agus ar gairdeachas iomlan r' a shealbhachadh gu saoghal nan saoghal.

Bha 'n doigh so air sgriobhadh fo shamhladh, air a mheas ro taitneach 'sna linnibh a chaidh seachad, co math agus r'ar linn fein, chum nithe a tha nan aithrigh air ar cùram is

mò, a chuir an céill air mhodh a dhrùighead h air an inntinn, air dhoigh bu chumhachdaiche no ged a rachadh an cuir sios air mhodh bu shoilleireadh; ach cha'n 'eil aon ni an so a ruigeas a leas a bhi do-thuigsinn, no deacair do 'n Chriosduidh, aig a' bheil a bheag no mhòr de dh' fhein-fhiosrachadh; cha'n 'eil aon ni ann nach 'eil air a stéigheachadh air focal na firinn, agus air tròcair neochriochnach Dhe ann an Iosa Criosd, a tha gu soilleir air fhoillseacha dhuinn na fhocal.

Tha e co taitneach ra leughadh, agus co tarbhach r'a thuigsinn, ri aon ni de 'n ghnè so a chaidh fhathast a sgrìobhadh, 's gun leig mi leis anns an uidheam so dol fo mheachainn gach neach a leughas e; le lan fhiuthair gum bi e taitneach agus feumail, tha mi le mòr thogradh a nochda meud mo dhùrachd chum math t-anma, agus am cho'-fhear saoithreachaidh leat ann am Fion-lios ar Tighearn Iosa Criosd.

5. I. BUNIAN.

# CLAR-INNSIDH

DO'N

# CHEUD EARRAINN.

Taobh

# DO'N

## DARA H-EARRAINN.

# CUAIRT AN OILTHIRICHE;

NO

# *TURUS A CHRIOSDUIDH:*

FO SHAMHLADH

## BRUADAIR.

AIR dhomh bhi'g imeachd troi fhàsaich an t-saoghail so, thainig mi gu glaic àraidh far an do luidh mi sios, san do choidil mi; agus air dhomh bhi a'm chodal, bhruadair mi aisling. Bhruadair mi, agus feuch, chunnaic mi duine an éididh riobaich, na sheasamh, 's a chùl ra thigh, leabhar na laimh, agus uallach mhòr air a dhruim, Isa. lxiv. 6. Luc. xvi. 35. Salm xxxviii. 4. Eabh. ii. 2. Gniomh. xiv. 31. Dh'amhairc mi, agus chunnaic mi e a 'fosgladh an leabhair agus ga leughadh; agus air dha bhi leughadh, ghuil e, agus bha e air bhall-chrith; agus a chionn nach b'urrainn da cumail ni b'fhaide air fein, bhrùchd e mach le èigh chrâitich, ag radh, Ciod a ni mi? Gniomh. ii. 37.

'San t'suidheacha so chaidh e dhachaidh, agus chum e air fein co fad sa b'urrainn da, chum nach mothaicheadh a bhean no chlann ga thriobluid; ach cha robh e'n comas da bhi fada na thosd, a chionn gun do mheudaich a thriobluid: uime sin leig e ris a dhiubhrais da mhnaoi agus da chloinn air a mhodh so; O bhean mo chridhe, agus sibhse chlann mo ghaoil, tha mise ur caomh charaid caillte dhiom fein a thaobh eire throm a tha na luidhe orm. Os barr, tha dearbh chinnt air a thoirt domh gum bi am baile so sa bheil sinn a chòmhnuidh air a losgadh suas le teine o neamh. Anns an leir-sgrios mhuladaich so thèid sinne a chall, mar faighear a mach doigh air dol as, ni air e

bheil mise fhathast neo-fhiosrach. Le so a chluinntinn bha mòr ìoghnadh air a chàirdibh; cha 'n ann arson gun do chreid iad na thuirt e riu, ach a chionn gun robh iad fo eagal gun deachaidh e as a riaghailt; ach bha fiuthair aca, leis mar bha e dlù do 'n fheasgar, gum faodadh fois na h-oidhche aiseag a rithist gu chèill shuidhichte fein, agus rinn iad cabhag gu chuir a luidhe: ach bha easan co iomaguineach san oidhche 'sa bha e feadh an latha; uime sin, an ionad dol a chodal, sann a bhuilich e 'n oidhche ag osnaich agus a' bras shile dheur. Air teachd na maidne bu mhiann leo fhiosrachadh cionnas a bha e; thuirt e riu, gun robh ni bu mheasa na bha e roimhe; agus thòisich e r'an comhairleachadh a rìs, ach cha d-thugadh iad creideas da. Shaoil leo gun cuireadh iad a mhearaichinn air falbh le buintinn ris gu garg reasgach. Air uairibh dheanadh iad fanoid air, an àm eile bheireadh iad beum dha, agus a rìs dheanadh iad tur-dhearmad air. Uime sin theann e ri dol an uaigneas gu sheomar a ghabhail truais diubh, agus a dhèanamh urnuigh as an leth; agus mar an ceudna gu smuainteach air a thruaighe fein. Ghabhadh e cuideachd sràid a muigh na aonar, chum leughadh agus a dheanamh ùrnuigh, car beagan laithean.

A nis, chunnaic mi, air àm àraidh, 'n uair a bha e sraidimeachd sa mhachthir, air dha bhi (mar bu ghnàth leis) a'leughadh a leabhair, fo mhor thrumadas inntinn; agus air dha bhi mar so, gun do bhrùchd e mach mar rinn e roimhe, ag ràdh, Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gun saorar mi? Gniomh. xvi. 30, 31.

Cha luaithe dh'fhàg e 'n saoghal claon,
Na choinnich Soisgeulaich e air an raon;
Le ait sgeul binn mu shaoghal is fearr,
Ag innse dha mar ruigt' an dùthaich àigh,

Air leam gun d'amhairc e a nunn agus a nall, mar gum b'àill leis teicheadh; ach dh'fhuirich e mar bha e, a chionn nach b'aithne dha cion a rachadh e. Chunnaic mi 'n sin duine gam b'ainm Soisgeulaich a' teachd da ionnsuidh, 'sa feòraich dheth, C'arson a tha thu'g èigheach?

Fhreagair e, tha mi tuigsinn leis an leabhar a th'ann am

laimh, gu bheil mi fo bhinne bàis, 'san diaigh sin ri teachd chum breitheanais; agus tha mi ga m' fhaireachduinn neo-thoileach air a cheud ni, agus neo-iomchuidh air an dara ni. Eabh. ix. 27. Iob xvi. 21. Esec. xxii. 14.

An sin thuirt Soisgeulaich, c'arson nach deoin leat am bàs fhaghail, o tha choilion olc sa bheatha so? Fhreagair an duine, A chionn gu bheil eagal orm gun cuir an eallach so a th'air mo mhuin fodha mi ni's doimhne n'an uaigh, 's gun tuit mi do Thophet, Isa. xxx. 33. Agus mar 'eil mi iomchuidh air dol do'n ghainntir, cha'n'eil mi iomchuidh air dol chum breitheanais, no idir chum na breith a chur an gniomh orm; agus 'se bhi smaoineach air na nithibh sin is mathair-aobhair do m' ghearan. An sin thuirt Soisgeulaich, Ma se so do chor, C'arson a tha thu fuireach gun ghluasad? Fhreagair e, Arson nach aithne dhomh cia 'n taobh a theid mi. An sin thug e dha sgriobhadh air an robh sgriobhta, Teich o'n fheirg a ta ri teachd, Mat. iii. 7.

Leugh an duine an sgriobhadh, agus sheall e air Soisgeulaich gu beachdail, agus thuirt e, Cion is eigin domh teicheadh? An sin thuirt Soisgeulaich, a's e comharrachadh le mheur th'ar raon farsuing, Am bheil thu faicinn an doruis ud? Mat. vii. 13. Fhreagair an duine, Cha'n 'eil: An sin thuirt Soisgeulaich, Am bheil thu faicinn an t' soluis dhealruich ud? Fhreagair e, Air leam gu bheil: An sin thuirt Soisgeulaich, Cum an solus sin a'd' bheachd, agus imich direach da ionnsuidh, agus chi thu 'n dorus 's an uair a bhuaileas tu aige, innsear dhuit ni's còir dhuit a dheanamh. Agus chunnaic mi a'm' aisling gun do theann an duine ri ruidh; ach cha deachaidh e ach goirid o thigh fein, 'n uair a thug a bhean agus a chlann an aire dha, 'sa ghlaodh iad ris pille; ach cha'n èisdeadh e riu, Luc. xiv. 26. ach ruidh e air aghaidh, ag èigheach, Beatha! Beatha! beatha bhith-bhuan! Ionnas nach d'amhairc e air ais, ach thàr e as chum meadhon a chòmhnaird, Gein. xix. 17.

Thainig na coimhearsnaich mar an ceudn' amach a dh'fhaicinn mar ruidheadh e, agus rinn cuid diubh fanoid air, bhagair cuid eile dhiubh e, agus ghlaodh cuid eile dhiubh ris pilleadh; agus nam measg-san bha dithis

dhaoine a chuir rompa gun d'thugadh iad air ais e ga an-toil. B'e ainm a h-aon diubh Ceann-laidir, agus ainm an fhir eile Socharach. Ach bha e nis air dol uidhe mhath uatha, gidheadh chuir iad rompa dol air a thòir, agus an ùine ghearr rug iad air. An sin thuirt an duine riu, A dhaoine c'arson a thainig sibh am dhiaigh? Thuirt iad ris, A chuir impidh ort pilie maille ruinne: Ach thuirt e riu, Cha'n fhaod sin tachairt; Oir tha sibhs' ann am baile an Leir-sgrios, far an d rugadh mise; gu h-àraidh se sin beachd sa bheil mise ga fhaicinn; agus ma ghlacas bàs sibh gun iompachadh ann, théid sibh luath no mall fodha ni's isle n'an uaigh, do dh'ionad a tha losgadh le teine agus pronnusg: Gabhaibh mo chomhairl, a dheagh Choimhearsnaich, agus rachaibh leamsa.—Am b'aill leat, arsa Ceann-laidir, gum fàgamaid ar daimhich agus ar toil-inntinn 'nar diaigh?

B'aill, arsa Criosduidh, (oir b'e so ainm) a chionn nach aithrigh gach ni a dh'fhàgas sibh aon uair a choimeas ris na tha fiuthair agams' a mhealtuinn: (2 Cor. iv. 18.) agus ma dh'fhalbhas sibh leam, bithidh sibh air cho'-diol riumsa; oir far a'bheil mis' a'dol tha gu leoir ri fhaighinn agus ri sheachnadh, Luc. xv. 17. Thigibh mata agus dearbhaibh a chùis.

*Cean.* Ciod iad na nithe a tha thu'g iarruidh o'n atha thu cuir cùl ris gach ni eile chum gum faigh thu iad?

*Criosd.* Tha mi'g iarruidh oighreachd neo-thruaillidh, fior-ghlan, agus nach searg air falbh, 1 Pead. i. 4. Eabh. xi. 16. Agus tha i air a tasguidh shuas air neamh, chum a buileachadh aig an àm shuidhichte, orrasan a dh'iarras gu dicheallach i: Faodaidh sibh fhaicinn gu bheil a chùis mar sin, ma leughas sibh mo leabhar-sa.

*Ceann.* Tosd, arsa Ceann-laidir, beir uam do leabhar: Am pill thu leinne, no nach pill?

*Criosd.* Cha phill gu deimhin, thuirt easan; a chionn gun do chuir mi mo lamh ris a chrann. Luc. ix. 62.

*Ceann.* Thig thusa mata a choimhearsnaich Shocharaich leamsa, agus theid sinne dhachaidh as eug'ais. Tha na h-urrad de na baoghairibh bochda sin, 'n uair a ghabhas iad cùis nan aire, a tha na m beachd fein ni's glice na seachdnar a bheir freagradh gu ceart.

*Soch.* An sin thuirt Socharach, na tòisich ri càine; m'as fìor na thuirt an deagh Chriosduidh, 's fearr na nithe air am bheil easan an tòir na na nithe air a'bheil sinne an tòir; tha mo chridhe gam aomadh gu dol maille ris.

*Ceann.* An e gu bheil thusa cuideachd ad amadan? Gabh mo chomhairlse, agus theirig dhachaidh; co aig tha fios cion a threoraicheas a shamhuil sin de neo-dhuine thu? Imich air t'ais, agus bi glic.

*Criosd.* Ni h eadh, ach thig thusa fos maille ri d'choimhearsnach Socharach; oir gheibhear na nithe man do labhair mise, agus ioma ni is ro-luachmhoire; mar creid thu mise, leugh an leabhar so, agus mar dhearbhadh air na tha air aithris ann, tha'n t'iomlan air a cho'-dhaighneachadh le fhuil-san a rinn e. Eabh. ix. 17, 18, 19, 20.

*Soch.* A nis, a choimhearsnaich Cheann-laidir (arsa' Socharach) tha mi teachd gu ceann mo chomhairle agus tha mhiann orm dol leis an duine mhath so, agus cuid mo chunnairt a ghabhail leis; ach an aithne dhuitse, mo dheagh chombanach, an t'slighe chum an ionaid ionmhiannuichte so?

*Criosd.* Sheol duine gan ainm Soisgeulaich dhomh dol chum doruis a tha romhainn, far am faigh sinn eolas air an t'slighe.

*Soch.* Thig mata, a dheagh choimhearsnaich, agus imicheamaid; 'an sin dh'fhalbh iad le cheile.

*Ceann.* Agus theid mise dhachaidh, arsa Ceann-laidir, cha bhi mi ni's faide an cuideachd amadanaibh bochd gun chiall.

A nis chunnaic mi am aisling, 'n uair bha Ceann-laidir a dol air ais, gun robh Criosduidh agus Socharach a'caiunt mar so r'a chèile air an t'slighe.

*Criosd.* Cionnas a tha thu gad fhaireachduinn, a nàbuidh Shocharaich? 'S toilichte mi gun d'aontaich thu dol leam; nam mothaicheadh Ceann-laidir trian na tha mis a'faireachduinn, ma chumhachd agus uamhunn na tha fhathast ri fhaicinn, cha chuireadh e mar so cùl co faoin ruinn

*Soch.* O nach 'eil a nis againn ach sinn fein, innis domh a Chriosduidh, am barrachd mu na nithe a tha far am bheil sinn a'dol, agus cionnas a mhealar iad.

*Criosd.* Tha mi ni's comasaiche smuainteach orra na

labhairt umpa: ach o'n is deoin leat fiosrachadh fhaghail umpa leughaidh mi m'an timchioll as mo leabhar.

*Soch.* A' bheil thu meas gu bheil na th'ann ad leabhar fior?

*Criosd.* Gu deimhin tha; oir rinneadh e leis-san nach urrainn breug a dheanamh. Tit. i. 2.

*Soch.* Ro mhath, ciod na nithe a th'ann?

*Criosd.* Tha rioghachd neo-chriochnach r'a sealbhachadh, agus beatha shiorruidh ra buileach oirne; chum gum meal sinn an rioghachd am feasd. Isa. xv. 17. Eoin x. 27, 28, 29.

*Soch.* Ro mhath, agus ciod tuille?

*Criosd.* Bheirear dhuinn coroin ghloire; agus trusgain a dhealraicheas mar a ghrian am meadhon nan speur. 2 Tim. iv. 8. Foill. xxii. 5. Mat. xiii. 43.

*Soch.* 'Staitneach sin, feuch ciod tuille?

*Criosd.* Cha bhi èigheach no cràdh tuille ann; oir siabuidh Triath na tìre gach deur o'r sùilibh. Isa. xv. 8. Foill. vii. 16, 17. xxi. 4.

*Soch.* Ach ciod a chuideachd a bhios againn ann?

*Criosd.* Bithidh sinn leis na seraphims agus leis na cherubims, a bheir sgleo air ar suilibh amharc orra. (Isa. vi. 2. 1 Tes. iv. 16, 17. Foill. v. 11.) an sin fòs coinnichidh sinn mìltean agus deich mìltean a chaidh romhainn do'n ionad sin; cha dean a h-aon diubh dochoir dhuinn; ach tha iad taitneach agus naomha, gach aon ag imeachd an sealladh Dhe, agus nan seasamh le taitneachd na làthair am feasd: An aon fhocal, chi sinn na seanairean le'n crùin òir; an sin chi sinn na h-òighean naomha le'n clàrsaichibh òir; an sin chi sinn daoine chaidh leis an t'saoghal a reubadh as a chéile, a losgadh, a dh'itheadh le fiadh-bheathaichibh, a bhàthadh sa chuan, arson a ghràidh a bh'aca do Thriath nam feart: iad uile nis gu slan fallainn, sgeudaichte le neo-bhasmhoireachd mar fhalluing. Foill. iv. 4. Caib. i, ii, iii, iv. Eoin xii 25. 2 Cor. v. 2, 3, 5.

*Soch.* 'S leoir na chuala mi a chuir aiteas air cridhe duine; ach am meal sinne iad sin? Cionnas a gheibh sinn co'-pairt diubh?

*Criosd.* Sgriobh an Tighearn, Uachdran na tìre sin san leabhar so; 'se is brìgh dha, ma bhios sinn da rìreadh toil-

each fhaghail, gum builich easan gu saor oirn e. Isa. lv. 1, 2. Eoin. vii. 37. Foill. xxi. 6. xxii. 17.

*Soch.* Ro mhath, a chombanaich, 's buidheach mi sin a chluintinn: thig, agus luathaicheamaid ar ceum.

*Criosd.* Cha'n urra mi coiseachd co luath 's bu mhath leam, leis an eallaich so a th'air mo dhruim.

A nis chunnaic mi am aisling, 'n uair a sguir iad a labhairt, gun d-thainig iad dlù do làthaich dhomhain a bha ann am meadhon a chòmhnaird, agus air dhoibh gun bhi air am faicill, thuit iad le chéile san t'slochd. B'e ainm an t'sluichd Mi-mhisneach. Ann an so bha iad gan eabradh fein re tamuill, air dhoibh dol fada fodha san làthaich; agus bha Criosduidh ga shàruchadh leis an eallaich a bh'air.

*Soch.* An sin thuirt Socharach, Mo thruaighe, a Chriosduidh, c'àit a'bheil thu nis?

*Criosd.* Gu firinneach, arsa Criosduidh, cha'n aithne dhomh.

*Soch.* 'Nuair a chuala Socharach so, ghabh e mi-thlachd, agus thuirt e le frionas r'a cho'-fhear-turuis, an e so an sonas m'an do labhair thu rium? Ma tha sinn co mi-shealbhar an toiseach ar turuis, ciod ris an ion fiuthair a bhi againn man ruig sinn ceann ar n-uidhe? Ma gheibh mise beo as an t'slochd so, gheibh thu fein an tìr àghmhor ud r'a sealbhachadh air mo shonsa. Agus le sin a ràdh, thug e sùrdag no dha le uile neart, agus fhuair e mach as an t'slochd air an taobh bu tinne air a thigh, chum an deachaidh e, agus dh'fhàg e Criosduidh gu deanamh air a shon fein mar dh'fhaodadh e.

Uime sin dh'fhàgadh Criosduidh a'cuir nan car dheth an slochd na Mi-mhisnich na aonar; ach bha e sìor oirpeachadh teachd as air an taobh a b'fhaide o thigh fein, agus a b'fhaigse do'n dorus chum 'n do sheoladh e; ach dh'fhairtlich air leis an eallaich a bh'air a mhuin; ach chunnaic mi am aisling, gun d'thainig fear d'am b'ainm Cobhair da ionnsuidh, a dh'fheoraich dheth, Ciod a bha e deanamh san àite sin?

*Criosd.* Thuirt Criosduidh, gun d'iarradh air an t'slighe so a ghabhail, le duine dam b'ainm Soisgeulaich, a sdiuir mi chum an doruis ud, chum gun seachnainn an fhearg ri

teachd: 's am feadh a bha mi 'g imeachd, thuit mi san t' slochd so.

*Cobh.* Ach c'arson nach d'amhairc thu arson a chlachrain?

*Criosd.* Ghlac na h-urrad eagail mi, 's gun do theich mi air an rathad a b'fhaigse, agus thuit mi ann.

*Cobh.* An sin thuirt e, thoir dhomh do lamh. Shìn e a lamh dha, agus tharruing e as e, ga chuir air talamh tioram; agus dh'àithn e dha imeachd roimhe, Salm. xl. 2.

An sin chaidh mi da ionnsuidh-san a tharruing as e, agus thuirt mi ris, O'n is e so an t'slighe o bhaile an Leirsgrios chum an doruis ud, c'arson nach 'eil an rathad air a charamh, chum gum faodadh daoine bochd air an turus imeachd gu tearuint? Agus thuirt e rium, Cha ghabh an làthach so caramh; 'se'n t'ionad anns a 'bheil gach salachar agus anabas a tha'n co'-chuidcachd geur-mhothachaidh arson peacaidh a sior ruidh; agus uime sin theirear slochd na Mi-mhisnich ris; oir mar mhosglar suas am peacach ma thimchioll a staid chaillte, tha ioma cùram mimhisneach agus teagamh ag èiridh suas na anam, agus tha iad uile a co'-chruinneachadh co'-lath san àite so; agus se sin an cionfath ma bheil an rathad co olc.

Cha'n e idir toil an Righ gum biodh an t'slighe so co olc, Isa. xxxv. 3, 4. tha a luchd muinntir le òrdugh o luchd-riaghlaidh a' caramh na h-earrainne so o cheann còrr agus Seachd ceud deug bliadhna, 's gidheahh cha'n 'eil e fathast càirichte; ach 's fiosrach mi, thuirt easan, gun do shluig am boglach so iomad mìle luchd fèini de theagasg fallain o gach cearnadh de rioghachd an Righ, (agus their iadsan gam fearr gan aithne a chùis, gur iad sin na nithe is fearr a ni e) chum gun rachadh a charamh, nan gabhadh e deanamh; ach se slochd na Mi-mhisnich e fhathast: agus buanaichidh e mar sin a dh'aindeoin na dh'fhaodar a dheanamh.

Tha e fior, gu bheil fo sheoladh Righ nan righ, clachan diongmhalta mar chlachran air an socruchadh ann am meadhon an cabair so; ach air a shamhuil so de dh'àm tha'n t'ionad a'brùchdadh a mach a shalchair, mar aig mùghadh na h-aimsir, 's gur gann a chithear an clachran, no ma chithear idir iad, bithidh daoin ullamh gum mearach-

dachadh le tuainealaich a theid nan ceann, 'san sin bithidh iad air an eabrudh gu h èididh; ach 'nuair a gheibh iad thairis air, tha iad an sin air talamh cruaidh, air dhoìbh dol a stigh air an dorus. 1 Sam. xii. 23.

Chunnaic mi an sin ann am aisling, gun d'rainig Socharach dhachaidh; agus thainig a choimhearsnaich ga fhaicinn; mhol cuid dhiubh a' ghliocas a chionn e thighinn dachaidh, thuirt cuid eile diubh gu'm b'amaideach dha dol le Criosduidh: rinn dream eile fanaid air arson a chladhaireachd, ag ràdh, o'n a theann e idir ri dol air aghaidh, nach b'fhiu e nach d'rainig e ceann na h-uidhe: ach bha Socharach gu ìogarra tosdach nam measg: ach an ceann ùine bheag dh'fhàs e ni bu mhisneachaile, agus thoisich iad uile ri càine Criosduidh nach robh san làthair. An urrad so mu thimchioll Socharach.

A nis air do Chriosduidh bhi 'g imeachd gu trom-inntinneach leis fein, chunnaic e fear fad as, a'teachd na cho'-dhail, agus thachair iad air a chèile aig dealachadh an da rathaid. B'e ainm an fhir a thachair air Gliocas saoghalta, bha e thamh ann am baile Seoltachd-fheolmhor, baile mòr a bha fagus air an àite san robh Criosduidh a chòmhnuidh.

Chual' an duine so mu Chriosduidh, (oir chaidh iomradh mu e a theicheadh o Bhaile an Leir-sgrios am fad agus am fagus) agus 'n uair a chunnaic e a choiseachd èigneach le iomad osann throm, thòisich e air cainnt ris:

*Glioc.* An cluinn thu a dhuine chòir, c'àit a ruigeas tu le d' throm uallaich?

*Criosd.* Tha i trom gun amharus, co trom 's a bha aig duine bochd riamh! agus o'n a dh'fhiosraich thu c'àit a bha mi dol, innsidh mi dhuit e; Tha mi dol a dh'ionnsuidh an doruis ud a tha air thoiseach orm; oir chaidh innse dhomh gum faighinn an sin fios cionnas a chuitichinn m'eallach.

*Glioc.* A' bheil bean agus clann agad?

*Criosd.* Tha sin agam; ach tha mi co throm-luchdaichte leis an eallaich so, 'snach 'eil mi gabhail tlachd annta mar b'àbhaist dhomh; Air leam gu bheil mi mar nach biodh iad idir ann. 1 Cor. vii. 29.

*Glioc.* An èisd thu riumsa ma bheir mi comhairl ort?

*Criosd.* Ma bhios i math eisdidh; oir 's mor m'fheum air deagh chomhairle.

*Glioc.* Bheirinn a chomhairl' ort mata, a cheud chothrom a ghabhail air bhi cuibhte de d'eallaich; oir cha bhi t'inntinn sochdair gus an tachair sin; cha mhò is urrainn duit na sochairean a bhuilich Dia ort a mhealtuinn air chòir gus am bi i dhi ort.

*Criosd.* 'Se bhi cuibhte do m' eallaich a tha mi'g iarruidh: ach le m' neart fein cha'n urra mi: cha mhò tha duine 'nar sgìreachd is urrainn a toirt diom; air an aobhar sin tha mi dol, mar thuirt mi riut, chum gum faigh mi dhiom i.

*Glioc.* Co dh'iarr ort tighinn an taobh so gu faighinn diot?

*Criosd.* Dh'iarr duine thachair orm a mheas mi gun robh e na dhuine mòr agus cumhachdach, dam b'ainm, Soisgeulaich.

*Glioc.* Gu ma h-olc dha arson a chomhairle! cha'n 'eil rathad air an t-saoghal is cunnartaiche agus is draghailc na sin air an do sheol e thu; agus tuigidh tu sin ma leanas tu a chomhairle-san. Mhothaich thu càileigin deth cheana, oir tha mi faicinn salachar Slochd na mi mhisnich ort; ach cha'n'eil an sin ach toiseach na triobluid a thig air gach neach a gluaiseas air an t'slighe air a' bheil thus' ag imeachd eadhon sgìos, cràdh, ocras 'cunnairt, lomnochda, claidheamh, dorchadas, bàs, agus gach dosguinn eile: tha na nithe sin dearbh chinnteach o fhiosrachadh ioma neach: Agus c'arson a chuireadh duine e fein ann an cunnart co mòr air comhairle coigrich.

*Criosd.* Th'an eallach so a th'air mo ghiulan a' cuir tuille uamhuinn orm na tha gach ni a dh'ainmich thu; air leam nach sòrainn ciod a thachradh orm nam faighinn saor o'm eallaich.

*Glioc.* Cionnas a fhuair thu'n toiseach t' eallach?

*Criosd.* Le leughadh an leabhair so o th'ann am laimh.

*Glioc.* B'i sin mo bharail: agus dh'èirich dhuitse mar thachair do ioma fear lag-eanchainneach 'eile, a bha gabhail gnothaich ri nithe a bha an-àrd os an ceann, a thuit gu grad ann an imcheist, a chuireas nam breislich iad co mòr, mar thachair dhuitse, 's gun co'-èignichear iad gu oirp a thoirt air ni nach aithne dhoibh.

*Criosd.* 'S math a tha fios agams' ciod a b'àill leam fhaotainn; oir 'se saorsainn o'm eallaich a tha dhi orm.

*Glioc.* Ach c'arson a tha thu 'g iarruidh fois air an doigh so, a chionn gu bheil a choilion cunnart na cho-lorg? gu h-àraidh, mu chreideas tu mise, 's math a b'urrainn mi do sheoladh chum na tha dhì ort fhaotainn, gun thu a ruidh a choilion cunnnart; agus tha e so-fhaotainn cuideachd: agus an ionad nan cunnart sin, gheibh thu tearuinteachd, cairdeas agus toil-inntinn.

*Criosd.* Nochd dhomhs an diomhaireachd sin.

*Glioc.* Tha annsa bhail' ud thall, dan ainm Saoghaltachd, duin uasal a thàmh dan ainm A reir-an Lagha, duine tuigseach, fo dheagh alladh, aig a' bheil eolas chum do leithids a shaoradh o'n eallaich; oir 's fiosrach mi gun d'rinn e iomad uair e: 's a bharr air a sin, tha eolas aige na leighiseas iadsan a tha'n cunnart dol as an riaghailt le'n eallaich. Theirig ga ionnsuidh-san agus, mar thuirt mi, gheibh thu grad chobhair. Cha'n 'eil a thigh ach gann mìle as a so; agus mar bi e fein aig an tigh, tha fleasgach òg is mac dha, gan ainm Suairceas, a ni an gnothach co math ris fein. An sin gheibh thu fuasgladh o t' eallaich; agus mar miann leat pille chum an ionaid san robh thu roimhe a chòmhnuidh, far nach comhairlichinn duit dol, faoduidh tu fios a chuir air do mhnaoi agus air do chloinn chum a bhaile so, far a' bheil ni 's leoir de thighean folamh, a gheibh thu air mhàl beag. Tha mar an ceudna lòn saor so-fhaghail ann, agus faodaidh tu do beatha a chaitheadh ann gu sona socair, an co-chòmunn ri deagh choimhearsnaich.

A nis le so a chluinntinn bha Criosduidh-san iomachomhairle gun fhios aige ciod a dheanadh e; ach smaoinich e ma bha e fior na thuirt an duin uasal ud ris gum b'fhearr dha a chomhairl a ghabhail; agus thuirt e ris,

*Criosd.* Am bi thu co math 'san rathad gu tigh an duine sin fheuchainn domh?

*Gliocas.* Am fàic thu a bheinn àrd ud?

*Criosd.* Chi gu math.

*Gliocas.* 'S eigin duit dol seach a bheinn ud, agus se thigh-san a cheud tigh a thig thu.

Mar so chaidh Criosduidh as a shlighe chum dol gu

tigh a Reir-an-lagha a dh'iarruidh còmhnadh: ach feuch 'n uair thainig a dlù air a bheinn, air leis gun robh i co corrach àrd an crochadh as a cheann, 's gun robh eagal air dol ni b'fhaide, man tuiteadh i air; uime sin sheas e gun fhios aige ciod a dheanadh e. Agus fòs air leis gun d'fhàs eallach na bu truime na bha i am feadh a bha e air an t'slighe. Thainig mar an ceudna lasraichean teine amach as a bheinn a chuir geilt mhor air (Ecs. xix. 18, 19. Eabh. xii. 21.) a chuir air bhall-chrith agus 'na fhallas e. B'aithreach leis a nis gun do ghabh e comhairle Ghliocais-shaoghalta; agus annsa chruaidh-chas so, chunnaic e Soisgeulaich a' teachd na chò'dhail, ni a chuir e gu nàire agus rughadh gruaidh. Thainig Soisgeulaich am fagus da, agns dh'amhairc e gu coimheach gruamach air; agus mar so thuirt e ris,

*Soisg.* Ciod a tha thu deanamh an so a Chriosduidh? Ach cha robh fhios aig Criosduidh ciod a theireadh e ris, agus dh'fhan e na thosd. A bharr, thuirt Soisgeulaich ris, Nach d'thusa an fear a fhuair mi ag èigheach an taobh a muigh de bhalladh baile an Leir-sgrios?

*Criosd.* 'S mi, gun ag.

*Soisg.* Nach do sheol mi dhuit an rathad chum an doruis chumhang ud?

*Criosd.* Sheol gu deimhin.

*Soisg.* Cionnas ma ta a chaidh tu co grad as an t'slighe? Oir tha thu nis air seacharan.

*Criosd.* Choinnich duin uasal mi co luath 'sa thainig mi a Slochd na mi-mhisnich, a chuir impidh orm dol do'n bhaile tha romham, 's gum faighinn an sin fear a bheireadh m'eallach dhiom.

*Soisg.* Co am fear a bh'ann?

*Criosd.* Bha coslas duin uasail air, labhair e moran cainnte rium, agus dh'aom mi leis; chuir e impidh orm tighinn an so: Ach 'n uair a dh'amhairc mi air a bheinn so, 'sa chunnaic mi mar tha i'n crochadh os cionn an rathaid, ghrad sheas mi air eagal gun tuiteadh i air mo cheann.

*Soisg.* Ciod a thuirt an duin uasal sin ruit?

*Criosd.* Dh'fheoraich e dhiom c'àit a bha mi dol? Agus dh'innis mi dha.

*Soisg.* Agus ciod a thuirt e'n sin?

*Criosd.* Dh'fheoraich e'n robh teaghlach agam? Agus dh'innis mi dha gun robh. Ach thuirt mi ris gun robh mi co throm-luchdaichte leis an eallaich a bh'air mo mhuin 'snach robh na h-urrad thlachd agam dhuibh 'sa b'abhaist domh.

*Soisg.* Agus ciod a thuirt e 'n sin?

*Criosd.* Dh'iarr e orm m'eallaich a chuibhteachadh co luath 'sa b'urrainn mi; dh'innis mi dha gur e sin air an robh mi'n tòir: agus gun robh mi dol a chum an doruis ud, a dh'fhaotainn tuille seolaidh mar ruiginn ionad na saorsaidh. Thuirt easan rium gun seoladh e dhomh rathad a b' aithghearr agus a b'fhearr, nach robh idir co cunnartach ris an t'slighe a sheol thusa dhomh; agus treoraichidh an rathad a nochdas mise dhuit thu chum tighe duin uasail aig an robh eolas air m'eallaich fhuasgladh dhiom: chreid mis'e, agus chlaon mi o'n t'slighe sin da h-ionnsuidh so, a dh'fheuchainn an grad fhaighinn fuasgladh o'm eallaich. Ach 'nuair a thainig mi chum an ionaid so, 'sa chunnaic mi na nithe uabhasach sin, dh'fhàs mi air chrith le h-eagal; agus a nis cha'n fhios domh ciod a ni mi.

*Soisg.* An sin thuirt Soisgeulaich, seasamh mar tha thu car tamuill gus an nochd mise dhuit briathra Dhe. Agus sheasamh e air bhall-chrith. An sin thuirt Soisgeulaich, Eabh. xii. 25. Thugaibh an aire nach diult sibh easan a tha labhuirt; oir mar deachaidh iadsan as a dhiult an ti a labhair *o Dhia riu* air thalamh, is mòr is lugha na sin *a theid* sinne *as*, ma thionndaidheas sinn air falbh uaithe san a ta *labhairt* o nèamh. A bharr air sin, thuirt e, Bithidh am firean beo tre chreideamh; ach ma philleas aon neach air ais, cha bhi tlachd aig m'anam ann. Cho'-chuir e mar so iad: 'S tus' an duine sin a tha ruidh chum na truaighe so. Thionnsgain thu air cùl a chuir ri comhairl an De is ro-àirde, a phille o imeachd air slighe na sìth, gu h-inbh bhig, an cunnart do leir-sgrios.

An sin thuit Criosduidh aig a chosan, ag èigheach, Mo thruaighe mi oir tha mi caillte! agus 'n uair a chunnaic Soisgeulaich e, rug e air laimh dheis air, ag radh, Maithear gach peacadh agus toibheum do dhaoinibh. Mat. xii. Na bi mi-chreideach ach a' creidsinn, Marc. iii. Air cluinn-

tinn sin do Chriosduidh bhеothaich beagan, agus sheasamh e suas, air chrith mar bha e roimhe an làthair Soisgeulaich.

An sin thuirt Soisgeulaich, Thoir aire dhùrachdach do na nithibh a dh'innseas mise dhuit. Nochdai mise dhuit co a mheall thu, agus co ionnsuidh a chuir e thu. 'Sè ainm an fhir a thachair ort Gliocas-saoghalta, agus 's ceart a theirear sin ris, a chionn gu bheil e amhain toigheach air teagasg an t'saoghail so; uime sin tha e do ghnà a' dol do'n euglais do bhaile nam beus: oir tha sin ga shaoradh o'n chrann-ceusaidh a thogail; agus cuideachd a chionn gu bheil e de'n ghne-fheol mhor so, uime sin tha e 'g iarruidh mo shligheansa a chl[illegible]adh, ged atha iad ceart. Tha air an aobhar sin tri nithe ann an comhairl an duine so gan eigin duit fuath a thoirt.

1. A chionn gun do phill e as an t'slighe thu.

2. An oirp a thug e air thu thoirt fuath do'n chrann-cheusaidh.

3. Agus a chionn gun do sheol e dhuit an t'slighe a tha treoruchadh gu bàs.

1. 'S eigin duit do thionnda as an t'slighe fhuathachadh, seadh fòs agus t'aontacha fein da ionnsuidh cuideachd: do bhrigur e so cùl a chuir ri comhairle Dhe, air comhairle Gliocais Shaoghalta. Tha'n Tighearn ag ràdh, Deanaibh spairn gu dol a stigh air an dorus chumhang, Luc. XIII. am bealach chum a'bheil mise gad' sheoladh: Oir 's cumhang an t'slighe a tha treoruchadh gu beatha, agus is teare iadsan a tha 'g amus oirre. Mat. VII. 13, 14. O'n bhealach chumhang so, agus o'n t'slighe gà ionnsuidh, phill an duine aingidh ud thu, le'm beag a bh'eadar thu 's a bhi caillte; uime sin fuathaich do thionnda as an t'slighe, agus biodh mi-thlachd ort riut fein a chionn gun d'èisd thu ris.

2, 'S eigin duit gràin a ghabhail ri e shaoithreacha ris a chrann-cheusaidh fhàgail mi-thaitneach leat; oir 's eigin a roighneacha th'ar ionmhas na h-Eipht', Eabh. XI. 25, 26. Os barr, dh'innis Righ na gloire dhuit, Gur eigin dhasan a shàbhalas a bheatha a call: Marc. VIII. 35. Eoin. XII. 25. Mat. v. 39. Agus an ti a leanas easan, agus nach fuathaich athair agus a mhathair, a bhean agus a chlann, a bhràithrean agus a pheathraichean: seadh, agus a bheatha

fein cuideachd, nach fhaod e bhi na dheisgiobuil dha-san. Luc. xiv. 26. 'S eigin duit uime sin fuath a thoirt do theagasg an duine sin leis am b'àill a thoirt ort a bhi na atharracha so do bharail.

3. 'S fheudar dhuit e sheoladh dhuit imeachd air an t'slighe a threoraicheas gu bàs fhuathachadh. Agus air a shon so, 's eigin duit a thoirt fainear co ionnsuidh a chuir e thu, agus mar an ceudna cia co neo-chomasach 's a bha e air do shaoradh o d'eallaich.

B'e am fear chum an do chuir e thu gu fois fhaotainn. A reir-an lagha Gal. iv. 21,—72. mac na ban-tràill, a tha nis fo dhaorsa maille r'a cloinn, ni is e fo shamhladh sliabh Sinai so, a bha eagal ort a thuiteadh air do cheann. A nis, ma tha ise le cloinn fo dhaorsa, cionnas a shaoileas tu is urrainn doibh thus' a dheanamh saor: Cha'n urrainn ma taam fear so a Reir-an lagha do shaoradh o t'eallaich. Cha do shaor e duine riamh uaipe; agus cha mhò a shaoras. Cha chomasach do dhuin air bith bhi air fhìreanacha tre oibribh an lagha, oir tre oibre an lagha cha'n fhaigh duine sam bith cuibhte ga eallaich; uime sin is coigreach Gliocas Saoghalta, agus is slaoitire am fear a tha Reir-an-lagha; agus arson a Mhic Suairceas, ga mìog-shuileach a sheallas e cha'n 'eil ann ach cealgair, gun chomas aige do leasuchadh. Creid mi, cha robh an rùn nan daoin aingidh ud, ga mor an t'èuchd as an treubhantas, ach do chuir air iomrall air do shlainte, le d' sheoladh as an t'slighe 's an d'àithn mise dhuit imeachd. An dèigh so leig Soisgeulaich fhianuis air neamh gur i'n fhirinn a chanadh leis; agus air ball thainig cainnt agus teine a mach as a bheinn a bha'n crochadh os ceann Chriosduidh bhochd, a thug air fholt èiridh air a cheann. B'i so a chainnt a chual e, A mheud sa tha fo'n lagh tha iad fo'n mhalluchadh; oir tha e sgriobhta, is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh ata sgriobht an leabhar an lagha chum an deanamh, Gal. iii. 10.

Cha robh a nis fiughair aig Criosduidh ri ni air bith ach am bàs, agus thòisich e ri èigheach gu cràiteach, a 'toirt a mhìle malluchd air an àm a thachair e air Gliocas Saoghalta; a'sior ràdh nach robh ann ach amadan a chionn gun d'èisd e r'a chomhairle: bha e fòs fo mhoran nàire,

do bhri gun do chuir e impidh air le briathraibh feolmhor, gun do thrèig e an t'slighe cheart. Air dha bhi mar so chuir e chomhairl a rìs ri Soisgeulaich ann am briathraibh mar iad so a leanas.

*Criosd.* Ciod i do bharail? An ion dùil a bhi agam ri tròcair? Am faod mi nis dol air m'ais, agus dol a rìs suas a chum an doruis. Nach cuirear cùl rium air a shon so, agus mo chuir air m'ais fo nàire? 'S deacair leam gun d' èisd mi ri comhairl an duine so: Ach am faodar maitheanas a thoirt domh?

*Soisg.* An sin thuirt Soisgeulaich ris, Tha do pheacadh ro-mhor, oir tha thu coireach de dha chionta mhor; thréig thu 'n t' slighe cheart, gu imeachd ann an slighe thoirmisgte; gidheadh gabhaidh an dorsair riut, oir tha deaghrùn aige do dhaoinibh; Amhain, bi air t' fhaicill nach pill thu a thaoibh a rithist, air eagal gun cuirear as duit air an t' slighe, 'n uair a lasas fhearg. An sin chuir Criosduidh e fein na uidheam gu dol air ais; agus an diaigh do Shoisgeulaich a phògadh, dh'amhairc e air le fèth-ghaire, agus ghuidh e deagh shoirbheacha dha. Mar sin dh'fhalbh e an cabhaig, gun fhocal a ràdh ri aon neach a thachair air, agus gad a labhradh iad ris, cha d' thugadh e freagradh dhoibh. Dh' imich e mar neach a bhiodh a' coiseachd air talamh toirmisgte, gun bhi ga mheas tearuinte gus an d-rainig e rìs an t'slighe air an robh e ' nuair chomhairlich Gliocas saoghalt as e. Agus an ceann tamuill rainig e'm bealach: Agus bha sgriobhta os cionn an doruis, Buail, agus fosglar dhuit e, Mat. vii. 8. Uime sin bhuail e uair no dha ag ràdh,

An gabhar mis a nis a steach?
Ged tha mi truaillidh 'm beus;
Ma ghabhas seinnidh mi gun chlos,
Cliu siorruidh feadh gach re.

An sin thainig duine faicilleach a dh'ionnsuidh an doruis gam b'ainm Deagh-ghean, a dh'fhiosraich co bha'n sin? cia as a thainig e? agus ciod a bha e 'g iarruidh?

*Criosd.* 'S e th'ann peacach bochd trom-luchdaichte; thainig mi o Bhaile an Leir-sgrios, agus tha mhiann orm dol chum Sliabh Shioin, chum gun saorar mi o'n fheirg ri

teachd: dh'innse dhomh gur h-ann tre'n bhealach so a tha'n rathad, uime sin 's math leam fheoraich an deonach leatsa mo leig a steach?

*Deagh.* 'S deoin leam do ghabhail a stigh, thuirt e, agus dh' fhosgail e'n dorus.

Agus an uair a bha Criosduidh a' dol a steach, tharruing Deagh-ghean leis e. An sin dh'fheoraich Criosduidh dheth, ciod bu chiall da sin? thuirt e ris, Goirid o'n dorus so tha daighneach laidir air a' bheil Beelsebub na uachdaran: agus tha e fein agus iadsan a tha maille ris, cleachdta ri saighdean a thilgeadh orrasan a thig chum an doruis so, a dh'fheuch an urrainn iad cuir as doibh man d' thig iad a steach.

An sin thuirt Criosduidh, Tha aiteas agus eagal orm. 'San uair a thainig e stigh, dh'fheoraich an dorsair dheth co a sheol an sud e.

*Criosd.* Dh'iarr Soisgeulaich orm teachd gu ruig a so, agus bualadh agus gun innse tusa dhomh ciod a dheanainn.

*Deagh.* Tha dorus fosgaille fa d' chomhair, agus cha'n urrainn aon neach a dhruideadh.

*Criosd.* Anis tha mi teanna ri toradh mi chunnairt a shealbhachadh.

*Deagh.* Ach cionnas a thainig thu a d' aonar?

*Criosd.* Do bhrigh nach do mhothaich a h-aon diubh an cunnart mar mhothaich mise.

*Deagh.* An robh fios aca gun d'fhalbh thusa?

*Criosd.* Bha, chunnaic mo bhean agus mo chlann mi, agus ghlaodh iad rium pilleadh: ghlaodh fòs cuid de m' chiomhcarsnaich rium pilleadh cuideachd; ach cha d'thug èisdeachd dhoibh, agus dh'fhalbh mi.

*Deagh.* Ach an do lean aon neach thu gu impidh chuir ort pilleadh?

*Criosd.* Lean, an da chuid Ceann-laidir agus Socharach: ach 'n uair a thuig iad nach gabhainn an comhairle, phill Ceann-laidir dhachaidh; ach thainig Socharach tamull beag maille rium.

*Deagh.* Ach c'arson nach d'thainig e'n fhad so?

*Criosd.* Thainig sinn cò'lath, gus an d'thainig sinn Slochd-na-mi-mhisnich, far 'n do thuit sinn gu grad: 'S an sin dh'fhàillnich misneach mo choimbanaich, 's cha tigeadh

e ni b'fhaide. Ach air dha faighinn a mach air an taobh bu tinn' air a thigh, thuirt e rium gun sealbhaichinn an tir shona sin am aonar air a shonsa. Mar sin dh'imich e roimhe; agus thainig mise mar so.

*Deagh.* An sin thuirt Deagh-ghean, mo thruaighe, an duine bochd, a' bheil gloir nam flaitheas co suarrach leis-san 's nach b'fhiu leis beagan dragh a ghabhail a chionn ruigheachd air.

*Criosd.* Gu deimhin, dh' innis mi'n fhirinn mu Shocharach; agus nan innsin an t'iomlan umam fein, cha mhòr eadar-dhealachadh a biodh eadaruinn. Chaidh easan gun ag air ais da thigh fein, ach chaidh mise a thaoibh air slighe a bhàis, oir chuireadh impidh orm gu sin a dheanamh le dian-earail Gliocas Saoghalta.

*Deagh.* Mo thruaighe, an do thachair easan ort? Am b'àill leis thu dh'ïarruidh fuasgladh o'n fhear A reir-an-lagha? Tha iad le chèile gu carach cealgach. Ach an do ghabh thu chomhairle?

*Criosd.* Ghabh, co fad 's a bha chridhe agam: Chaidh mi dh'iarruidh A reir-an lagha, gus an robh eagal orm gun tuiteadh a bheinn a th'aig a thigh air mo cheann; 'san sin b' eigin domh stad.

*Deagh.* 'Sioma neach a thug a bheinn sin am bàs, agus bheir i bàs ioma neach fhathast: 'S math nach do chuir i as duit.

*Criosd.* Gu firinneach cha'n aithne dhomh ciod a tharladh dhomh, mar tachradh gu fortanach Soisgeulach orm a rìs, am feadh a bha mi meoraich ciod a dheanainn: Ach b'ann de thròcair Dhe gun d'thainig e'm ionnsuidh, no cha d'thiginn am feasd an fhad so. Ach a nis thainig mi, mar tha mi; agus bu mhò bu chuibhe dhomh bhi air mo chuir gu bàs leis a bheinn ud, no bhi mar so cho dàna 'sa bhi labhairt ri m' Thriath. Ach O nach sona dhomhsa gun d'fhuair mi mo gabhail a stigh 'an so?

*Deagh.* Cha'n àbhuist duinn cùl a chuir ri aon neach, ge b'e ni a ni iad m'an d'-thig iad. Cha tilgear air aon chor a mach iad; air an aobhar sin, a dheagh Chriosdui thig leamsa c'ar tamuill bhig, agus teagaisgidh mi dhuit m'an t'slighe air an eigin duit imeachd. Seall romhad; am faic thu'n rathad cumhang ud; sin an t' slighe air an eigin

duit imeachd: Rinneadh i leis na prìomh-athairichibh, na fàidhibh, Criosd agus na h-Abstoil; agus tha i co direach 's is urrainn di bhith: 'Si so an t'slighe air an eigin duits' imeachd.

*Criosd.* Ach, arsa Criosduidh, bheil car a nunn no nall ann, leis am faod an coigreach dol am mearachd?

*Deagh.* Tha ioma car; tha iad gu farsuing fiar: ach faodaidh tusa 'n t' slighe cheart aithneachadh o'n t' slighe dhocharaich, a chionn gur i 'n t'slighe cheart a tha a mhain gu direach cumhang, Mat. vii. 14.

An sin chunnaic mi am aisling, gun d'fhiosraich Criosduidh dheth, am b' urrainn da cuideach a dheanamh ris mun eallaich a bh'air a mhuin a chuibhteacha; oir fhathast cha d'fhuair e bhi cuibhte dhi; 'scha mho a b'urrainn da gun chòmhnadh.

Dh'innis e dha, Athaobh t'eallacha giulain leatha c'ar beagan, gus an d'thig thu gu ionad na saorsa: oir an sin tuitidh i dhiot leatha fein.

An sin thòisich Criosduidh ra leasruidh a chrioslachadh chum imeachd air a thurus. Agus dh'innis am fear eile dha, 'Nuair a thàradh e tamull o'n dorus, gun d' thigeadh e gu tigh an Fhir-theagaisg, no mhìneachaidh; gum buaileadh e aig an dorus, agus gun nochdadh e dha nithe ro-oirdheirc. An sin ghabh Criosduidh beannachd le charaid, agus thuirt e ris a rìs, Gun soirbhicheadh Dia leat. Mar sin dh'imich e gus an d'thainig e tigh an Fhir-theagaisg, aig an do bhuail e uair no dha; fadheoidh thainig aon chum an doruis, a dh'fheoraich, Co tha'n sin?

*Criosd.* Tha'n so fear-turuis, air an d'iarr fear-eolais aig fear-an-tighe so, guth a dheanamh aige chum mo bhuannachd: b'àill leam, uime sin, labhairt ri fear-an-tighe. Chaidh gairm air fear-an-tighe, agus thainig e far an robh Criosduidh, agus dh'fhiosraich e ciod a bh'air aire?

*Criosd.* Thuirt Criosduidh, 's duine mise a thainig o bhaile an Leir-sgrios, agus tha mi dol chum Sliabh Shioin; agus thuirt am fear a th'aig an dorus air ceann na slighe so rium, nan deanainn guth an so, gum foillsicheadh tusa

dhomh nithe taitneach, a dheanadh còmhnadh rium air mo thurus.

*Fear.* An sin thuirt am Fear-teagaisg ris, Thig a stigh; Nochdai mise dhuit nithe bhios feumail duit. Thug e àithne da oglach coinneal a lasadh, agus dh'iarr e air Criosduidh a leantuinn; Agus thug e steach e do sheomar uaigneach, 's dh'iarr e air oglach dorus fhosgladh, leis am faca Criosduidh dealbh duine fior shocrach an crochadh ris a bhalladh, agus b'e so a choslas: bha shùilean ag amharc ri neamh, an leabhar a b'fhearr na laimh, lagh na firinn sgriobht air a bhilibh, bha'n saoghal air a chùl, sheasamh e mar a'tagradh ri daoinibh, agus bha crùn an crochadh os cionn a chinn.

*Criosd.* An sin thuirt Criosduidh, ciod is ciall da so?

*Fear.* An duine is e so a dhealbh, is aon a mìle e: 'S urainn da clann fhaghail, bhi ri saothair leo, agus an altrum nuair a bheirear iad (1 Cor. iv. 15. Gal. vi. 19.) agus mar a chi thu e le shùilibh togta ri neamh, an leabhar is fearr na laimh, agus lagh na firinn sgriobht air a bhilibh; 's ann a dh'fheuchainnn duitse gur e obair-san a bhi foillseachadh nithe dorcha do pheacaich: eadhon mar tha thu ga fhaicinn na sheasamh a'tagradh ri daoinibh. Agus leis mar tha thu faicinn an t'saoghail mar air a chùl, agus crûn an crochadh os a cheann, tha sin a nochda dhuit, a chionn gun do chuir e an suarrachas na nithe a tha làthair, arson na speis a th' aige do sheirbheis a mhaighstir; gu bheil e cinnteach, san ath-shaoghal, gum faigh e crùn glòire mar a dhuais. Anis thuirt e, Nochd mi an dealbh so dhuit air tùs, a chionn gur e 'n duine a tha a dhealbh an so an t'aon duine gan d'thug Triath an àite, chum a'bheil thus' a' dol, comas do sdiùradh anns gach ionad docair fad do thurais: Air an aobhar sin gabh sàrbheachd air na nochd mi dhuit; agus cuimhnich air na chunnaic thu, 'n t'eagal gun tachair ort air do thurus iadsan a ghabhas os laimh do threoruchadh air an t'slighe cheart, 'n uair is ann a tha iad ged chlaonadh gu bàs.

An sin ghlac e air laimh dheis e, agus thug e steach e do sheomar mòr a bha làn dè dhuslach tioram, a chionn nach robh e idir ga sguabadh: agus an diaigh dha amharc air re seal, dh'àithn am Fear-teagaisg do fhear a

sguabadh; ach 'n uair a' thòisich e ra sguabadh, bha'n duslach tioram ag èiridh co anabarrach, 'snach mòr nach do thachd e Criosduidh. An sin thuirt am Fear-teagaisg, ri Cailin a bha laimh ris, Thoir an so an t' uisge, agus crath air an t'seomar e; ni nuair a rinn i, ghabh an seomar sguabadh gu glan taitneach.

*Criosd.* An sin thuirt Criosduidh, Ciod is brìgh dha so?

*Fear.* Fhreagair am Fear-teagaisg. 'se'n seomar so cridhe an duine nach deachaidh riamh a naomhacha le gràs an t'soisgeil: 's e'n duslach a' pheacadh gein, agus a thruailleachd o'n leth a stigh a shalaich an duine gu h-iomlan. Easan a thòisich air tùs ri sguaba b'e'n Lagh e; ach b'e'n neach a chrath an t'uisg air an Soisgeul. Ach a chionn gum faca tu co luath 's a thoisich a cheud neach ri sguaba, gun do sgap an duslach suas feadh an t'seòmair co mòr 's gun robh e'n cunnart do thacadh, tha so a' nochda dhuit gur ann a tha'n lagh trid oibreachadh a'neartuchadh agus a' beothachadh a pheacaidh, an ionad a chridhe a ghlanadh uaithe, eadhon, mar tha e ga nochda agus ga thoirmeasg; oir cha'n 'eil e buileachadh a chumhachd gu cheannsachadh Romh. vii. 6. 1 Cor. xv. 56. Rom v. 20.

A rithist, mar chunnaic thu'n cailin a'crathadh an uisge air an t'seomar, leis 'n do ghlan e gu h-ealamh taitneach; tha so a' feuchainn duit 'n uair a thig an soisgeul le chumhachd blasta drùighteach do'n chridhe, mar sin gu bheil am peacadh air a cheannsuchadh, agus gu bheil an t'anam air a ghlanadh tre chreidimh, agus air dheanamh iomchuidh gu righ na gloir a ghabhail tamh ann, Eoin xv 3. Eph. v. 20. Gniomh. xv. 9. Rom. xvi. 25. 26. Eoin. xv. 13.

Osbarr chunnaic mi am aisling, gun d'rug am Fear-teagaisg air laimh air, agus threoraich e do sheomar beag e, far an robh da leanamh bheag nan suidhe. B'e ainm an dara fir Buaireas, agus an fhir eile Foighidinn. Bha Buaireas ro-neo-thoilichte, ach bha Foighidinn ro-chiùin. An sin dh'fheoraich Criosduidh, Ciod is cionfath air mi-thoileachà Bhuaireis? Thuirt am Fear-teagaisg, B'àill le'n Uachdaran araon gum feitheadh e r'a nithe maith gu toiseach na h-ath-bhliadhna; ach 's deonach leis-san an t'iomlan fhaghail an trà so: ach tha Foighidinn toileach fuireach ris an àm.

An sin chunnaic mi gun d'thainig aon a dh'ionnsuidh Bhuaireis, a thug dha sporan ionmhais, agus thaom e aig a chosan e; thrus e suas e, agus rinn e gairdeachas air a shon; agus rinn e gàire fanoid mu Fhoighidinn; ach an ceann uine bheag mhothaich mi gun do struigh e 'n t' iomlan air falbh, agus nach d' fhan a bheag aige ach broineagan gun seadh.

*Criosd.* An sin thuirt Criosduidh ris an Fhear-theagaisg, mìnich so dhòmh ni 's mò.

*Fear.* Agus thuirt e ris, Is samhladh an da òig-fhear ud; Tha Buaireas na shamhladh air fir an t' saoghail so, agus Foighidinn air fir an ath-shaoghail; oir, mar chunnaic thu gum b'àill le Buaireas an t' iomlan a shealbhachadh am bliadhna; 'se sin r'a ràdh, san t' saoghal so; 's amhuil fir an t' saoghail so; 's math leo an nithe maithe uile fhaotainn san àm, gun fhuireach ris an ath-bhliadhna; 'se sin, gus an ath-shaoghal, chum an nithe maithe fhaotainn. Tha 'n gnath-fhocal so ni's druightich orra, Gur fearr aon eun an laimh, no dha-dheug air iteig, na gach fianuis dhiadhaidh mu mhaitheas an t'saoghail ri teachd. Ach leis mar chunnaic thu, gun do struigh e 'n t' iomlan an ùine ghearr, agus nach d'fhuirich a bheag aige ach nithe gun seadh; 's amhuil a thàrlas dan leithid sin de dhaoinibh aig crich an t' saoghail so.

*Criosd.* An sin thuirt Criosduidh, Tha mi nis a' faicinn gur e foighidinn is fearr air ioma doigh, 1 A chionn gun d' fhuirich e ris na nithe maith. 2 Agus fòs gum bi a chuibhrionn-san a lathair 'nuair a striudhear a chuid-san.

*Fear.* Cha 'n e a mhain sin, ach faodar a chuir ris ga chliuthacha, nach searg gloir an ath shaoghail am feasd; ach gun teirig na nithe a bhuineas do 'n bheatha so an ùine ghearr. Air an aobhar sin cha robh na h-urrad aobhair aig Buaireas fanoid a dheanamh air Foighidinn, a chionn gun d'fhuair e a dheagh nithe an toiseach, ach bithidh deagh aobhar aig Foighidinn fanoid a dheanamh air-san, a chionn gun d'fhuair e a nithe maith fa dheireadh: oir bithidh toiseach aig an deireadh; uime sin an ti a fhuair a chuibhrionn an toiseach, fhuair e ùine ga chaitheadh, ach easan a fhuair fa dheireadh e, bithidh e aige gu buan maireannach; uime sin theirear ri' an Gheòcaire

shaibhir, Anns a bheatha so fhuair thusa do nithe maith agus fòs Lasaras a nithe olc; ach a nis tha sòlas aige-san, agus tha thus' air do chlaoidh.

*Criosd.* Tha mi leis a sin a' toirt fainear nach còir a bhi déigheil air na nithe a tha làthair, ach fuireach gu foighidneach ris na nithe atha chum teachd.

*Fear.* 'Sceart a thuirt thu sin; Oir tha na nithe a tha ri fhaicinn aimseireil, ach na nithe nach faicear siorruidh; ach ged a tha so mar sin, gidheadh tha na nithe a tha lathair, agus ar n-ana-mianna saoghalta co dlu an daimh r'a chèile; agus faodar a radh, gu bheil na nithe ri teachd, agus nithe feolmhor an aineol ga chèile.

Chunnaic mi an sin am aisling, gun do ghlac a'm Fear-teagaisg air laimh Criosduidh, 's gun do threoraich se e far an robh teine losgadh ris a bhalladh, agus aon na sheasamh lamh ris, a' sior thilgeadh uisg air a chum a chuir as; gidheadh bu bhraisead a bha e gabhail.

An sin thuirt Criosduidh, Ciod is brigh dha so?

Thuirt am Fear-teagaisg ris, 'Se 'n teine obair nan gràs a th'air oibreacha san anam; 's easan a bha tilgeadh an uisg air chum a chuir as an diabhal: ach leis mar chunnaic thu gur ann bu dèine bha e gabhail, chi thu fòs an cionfath man do thachair sin. Agus thug se e gu taobh cùil a bhalladh, far an fac' e duine le soitheach ola na laimh, a thaosg e gu diomhair air an teine.

An sin thuirt Criosduidh, ciod is brigh dha so?

Fhreagair am Fear-teagaisg, 'Se so Crìosd, a tha do ghnàth le ola nan gràs a' toirt air a h-aghaidh na h-oibre a thòisich anns a chridhe: 's a tha a dh' aindeoin na dh'-fhaodas an droch-spiorad a dheanamh, a' cumail anma a shluaigh ann an deagh-fhonn. Agus leis mar a chunnaic thu 'n duine a bh'air cùl a bhalladh a' sior bheothachadh an teine, tha so a theagasg dhuit, gur deacair do na creidich a thoirt fainear mar tha obair nan gràs air a cumail suas annsan anam, 2 Cor. xii. 9.

Chunnaic mi fòs, gun do ghabh am Fear teagaisg a rìs air laimh e, 's gun do threoruich se e gu ionad maiseach, far an robh lùth-chuirt àluinn air a togail, a bha ro-thaitneach do'n t' sùil; ni a thug toileacha mòr do Chriosduidh; chunnaic e mar an ceudna muinntir àraidh ag imeachd air

a mhullach, a bha air an sgeudachadh le h-òr.

An sin thuirt Criosduidh, am faod sinne dol a steach ann?

Ghlac am Fear-teagaisg air laimh e, agus thug se e gu dorus na lùth-chuirt; agus feuch bha aig an dorus buidheann dhaoine, a bha co déigheil air dol a stigh, ach cha robh chridhe aca. Shuidh fòs duine aig bòrd tamull beag o'n dorus, le leabhar, agus inneal sgriobhaidh-air a bheulthaobh, a chuir sios ainm gach neach a rachadh a stigh: chunnaic e mar an-ceudna, gun robh anns an dorus nan seasamh daoine fo'n armaibh chum a choimhead, a' cuir rompa na h-urrad dholaidh sa b'urrainn doibh a deanamh orrasan leis am b'àill dol a stigh. Le so fhaicinn, bha caileigin ioghnaidh air Criosduidh: fa dheire, 'n uair a leum gach fear air ais le eagal roi na daoine bha fo'n armaibh, chunnaic Criosduidh duine gramail ladurna a'teachd da ionnsuidh-san a bha na shuidh gu sgriobhadh, ag ràdh ris, cuir sios m' ainmse, agus 'n uair a rinn e sin, chunnaic e 'n gaisgeach a' tarruing a chlaidheamh, 's a' cuir clogaid mu cheann, 'sa dol le uile neart chum an doruis far an robh na dàoin armaichte, a thug an aon aghaidh gharbh air; ach cha b'ann air a mhi-thapadh a chaidh easan, ach thoisich e r'an slachdadh thall sa bhos, le garbh bheumaibh fuilteach. Mar so an diaigh dha ioma creuchd fhaghail agus a dhìoladh orrasan le 'm b'àill a chumail a mach, rinn e rathad roimh 'n iomlan aca a steach do'n lùth-chuirt; agus air faicinn sin doibh rinn iadsan a bha stigh gàir eibhinn, eadhon iadsan a a bha coiseachd air mullach na lùth-chuirt, aig ràdh;

Thigse a steach le caithream buaidh,
'S bitbidh glòir neo-chriochnach dhuit mar dhuais.

Mar sin thàr e steach, agus chaidh èididh cosmhuil riusan, a bha stigh. An sin rinn Criosduidh smèide gàire, agus thuirt e, air leam gu bheil mi tuigsinn brìgh nan nithe sin.

A nis arsa Criosduidh, lèig leam triall. Cha leig fhathast, ars' am Fear-teagaisg, gus an nochd mi beagan tuille dhuit, 's an sin falbhaidh tu. Ghabh e ris air laimh e, agus thug se e do sheomar dorcha, far an robh duine na shuidh an cròdh iaruinn.

Le amharc air an duine so mheasadh aon gun robh e robhrònach; bha a na shuidh a'g amharc air làr, a lamhan

glaiste na chèile, agus a chridhe gu brise le osnaich. An sin thuirt Criosduidh, Ciod is ciall da so? Agus thuirt am Fear-teagaisg ris, labhairt ris an duine.

An sin thuirt Criosduidh ris an duine, Co thu? Fhreagair an duine, 'S mi an ti nach bu mhi aon uair.

*Criosd.* Co bu tu aon uair?

*Duine.* Thuirt an duine, Bha mi aon uair am fhear aidmheil sgiamhach taitneach, araon am bharail fein agus dhaoin eile: bha mi aon uair, air leam, iomchuidh air flaitheas, bha aiteas orm a' smaoineacha gum faighinn dol a steach ann Luc. viii. 13.

*Criosd.* Ach, co thu a nis?

*Duine.* 'S duine ea-dòchasach mi, agus tha mi air m'iomdhruideadh ann, mar anns a chrò so. Cha'n urra dhomh dol as: Mo thruaighe a nis cha'n urrainn!

*Criosd.* Ach cionnas a thainig thu chum na h-inbhe so?

*Duine.* Leig mi dhiom faire agus a bhi suidhichte; leig mi srian le m'ana-miannaibh; pheacaich mi'n aghaidh solas an t'saoghail, agus mathas De: chuir mi doilgheas air an Spiorad, agus dh'fhàg e mi; bhuair mi an diabhol, agus thainig e m'ionnsuidh; bhrosnaich mi Dia gu feirg, agus threig e mi: chruadhaich mi mo chridhe co mòr 'snach comasach dhomh aithreachas a ghabhail.

An sin thuirt Criosduidh ris an Fhear theagaisg, Am bheil abbhar dòchais aig a leithid so de dhuine? Feoraich dheth, ars am Fear-teagaisg.

*Criosd.* Thuirt Criosduidh ris, An ion fiuthair a bhi agad ri cobhair, no'n eigin duit bhi air do chumail ann an crò so an Ea-dòchais?

*Duine.* Cha'n'eil dòchas idir agam ri cobhair.

*Criosd.* C'arson, tha'm Fear saoruidh ro-thròcaireach.

*Duine.* Ged a tha, Cheus mise as ùr e; rinn mi tàir air a phearsa, agus air fhìreantachd: mheas mi fhuil mar ni minaomha: rinn mi tailceis air Spiorad nan gràs; uime sin dhruid mi mi fein a mach o chòir air gach gealladh; agus cha'n'eil ni an dàn domh a nis ach bagradh uamhasach eagallach ri breitheanas agus fearg theinnteach, a sgriosas mar eascaraid mi, Eabh. vi. 6. Luc. xix. 14. Eabh. x. 27, 28, 29.

*Criosd.* C'arson a thug thu thu fein chum na staid so?

*Duine.* Arson cìocrais, sòlais, agus buannachd an t'saogh-

ail so; nithe o'n robh fiuthair agam mòr thoil-inntinn fhaghail: ach tha gach ni dhiubh a nis gam theumadh agus ga m' lot mar chnuimh ghnà chlaoidhtich.

*Criosd.* Nach urrainn duit fhathast aithreachas a ghabhail agus pilleadh?

*Duine.* Dhiult Dia aithreachas domh; cha'n 'eil fhocal a' toirt misnich dhomh gu creidsinn; ni h-e a mhàin sin, ach dhruid e fein a stigh sa chrò iaruinn so mi; a's cha'n 'eil e'n comas fir an domhain mo chuir fa sgaoil. O a shiorruidheachd! a shiorruidheachd! Cionnas a chathaicheas mi ris an truaighe is eigin teachd orm fad siorruidheachd?

Thuirt am Fear-teagaisg ri Criosduidh, Cum truaighe an duine so a'd' chuimhne, agus cumadh e do ghnà air t' fhaicill thu.

*Criosd.* Is eagallach an ni so, arsa Criosduidh, Gun deonaicheadh Dia dhomh bhi faicilleach agus cialluch, 's a ghuidhe gun seachain mi aobhar thruaighe an duine so. Nach mithich dhomh a nis bhi triall air mo thurus?

*Fear.* Fuirich gus am feuch mi aon nì eile dhuit, 'san sin falbhaidh tu.

Rug e rithist air laimh Chriosduidh, agus threoraich se e do sheomar far an robh aon ag èiridh as a leabuidh; agus mar bha e cuir uime a thrusgain, bha e air bhall-chrith. An sin thuirt Criosduidh, C'arson a tha'n duine so air chrith co mòr? Thuirt am Fear-teagaisg ris, Innis do Chriosduidh c'arson a tha thu air chrith, agus mar so thòisich e air a ràdh, An raoir 'nuair bha mi m' chadal, bhruadair mi, agus feuch dh'fhàs na neamha ro-dhorcha: thainig fòs dealanach agus tàirneanach ro-mhor a chuir anabharr eagail orm: dh'amhairc mi suas am aisling, agus chunnaic mi gluasad neo-chumannt air na neoil; agus chuala mi fuaim trompaid, agus duine na shuidh air neul agus mìltean fhlaitheis a fritheala dha: bha iad uile nan teine lasurra; bha na neamha fòs nan lasair theine. Chuala mi'n sin guth, ag ràdh, Eireadh na mairbh, agus thigeadh iad chum breitheanais: agus leis a sin sgoilt na creagan, dh'fhosgail na h-uaighean, agus thainig na mairbh a bh'annt' a mach: bha cuid diubh ro ait, ag amharc suas; agus bha cuid eile dhiubh ag iarruidh iad fein fholach fo na sleibhtean: An sin chunnaic mi'n duine bha na shuidhe

air an neul a'fosgladh an leabhair, 's ag iarruidh air an t'sluagh teachd am fagus. Gidheadh, a thaobh lasair gharg a bha teachd a mach sa dol roimhe, bha astar iomchuidh eatorra, mar bhios eadar breitheamh agus ciomaich anns an tigh-mhòid. Chuala mi cuideachd èigh air a toirt dhoibh-san a bha frithealadh air an ti a bha na shuidhe air an neul, ag ràdh, Cruinnichibh ra cheile an cogul, am moll, agus an fhas-bhuain, agus tilgibh iad do'n loch loisgeach; agus leis a sin dh'fhosgail an slochd gun iochdar, direach far an robh mi am sheasamh, as an d'thainig anabhara deataich agus eibhle teine, le ulthartaich eagallaich. Chaidh a ràdh ris a mhuinntir cheudna, Cruinnichibh a stigh mo chruithneachd do m' shaibhlibh. Leis a sin chunnaic mi mòran air an giulan suas sna neoil; ach chaidh mis fhàgail nan déigh. Dh'iarr mi fòs gu mi fein fholach, ach cha b'urra dhomh, oir chum an neach a bha na shuidhe air an neul a shuil gu beachdai orm, thainig mo pheacaidh am aire, agus dhìt mo choguis mi air gach laimh. San iomaguin so mhosgail mi a' m' shuain. 1 Cor. xv. 1. 1 Tes. iv. Jude. 15. Eoin v. 28. 2 Tes. i. 8. Foill. xx. 11—14. Isa. xvi. 21. Mic. vii. 16, 17. Salm v. 1, 2, 3. Mal. iii. 2, 3. Dan v.i. 9, 10. Marc. iii. 13. xiv. 30. Mal. iv. 1. Luc. iii. 17. Rom. ii. 14, 15.

*Criosd.* Ach ciod a chuir na h-urrad eagail ort roi'n t'sealladh?

*Duine.* Shaoil mi gun d'thainig latha bhreitheanais, agus nach robh mi deas fa chomhair: ach chuir so am barrachd eagail orm gun do chruinnich na h-aingil moran suas 's gun d'fhàg iad mise nan diaigh; agus fòs gun d'fhosgail ifrinn a beul direach far an robh mi a'm' sheasamh. Bha mo choguis cuideachd gam dhìte: agus air leam gun robh sùil a bhreitheamh do ghnà orm, agus corruich na ghnùis.

An sin thuirt am Fear-teagaisg ri Criosduidh, an d'thug thu fainear na nithe sin?

*Criosd.* Thug, agus tha iad a'cuir eagail orm, agus a'toirt misnich dhomh.

*Fear.* Cum iad sin uile, ma ta, ann ad aire, chum gum bi iad mar bhioraibh ri d' thaobh gu d' chumail air 'taghaidh air an t' slighe air an eigin duit imeachd. An sin thòis-

ich Criosduidh ra leasruidh a chrioslachadh, gu dol na uidheam fa chomhair a thuruis. An sin thuirt am Fear-teagaisg ris, Gun robh an Co'fhurt'ear do gnàth maille riut, a dheagh Chriosduidh, chum do sdiuradh air an t'slighe a tha treòruchadh gu baile an De mhòir. Mar so dh'fhalbh Criosduidh roimhe, ag ràdh,

An so chunnaic mi na chuir ioghnadh orm,
Nithe taitneach agus duaichnidh ; deonach dhomh
An tuigsinn ; chum 'sna ghabh mi os laimh,
A Bhi seasmhach buan ; 's ann a chum. na criche so
A chaidh am foillseach dhomh : an sin bitheam
Taingeil duit a dheagh Fhir-theagaisg. Beannachd leat.

Cunnaic mi am aisling, gun robh'n rathad-mòr air an robh Criosduidh ri imeachd, air ioma-dhruideadh air gach taobh le balladh, agus b'e ainm na callaide sin, slainte. Ruidh e suas am bruthach gu luath caithriseach le eallaich air a dhruim, Isa. xxvi, 1.

Ruidh e mar so gus an d'thainig e cas-bhruthach, agus air an uchdan sin bha crann-ceusaidh air fhastadh, agus beagan fodha, bha uaigh. Air leam ann am aisling co luath 'sa thainig Criosduidh gu bun a chroinn-cheusaidh, gun do lasaich eallach m'an cuairt da, agus gun do thuit i sios car air char, gus an d'thainig i beul na h-uaigh, gun do thuit i innte, agus cha'n fhaca mi tuille i ni's mò.

An sin bha Criosduidh gu h-eatrom aighearach, agus thuirt e le cridhe ait, Dheonaich e dhomh fois trid fhulangais, agus beatha trid a bhais. An sin sheas e re tamuill a bheachducha le h-iognadh ma thimchioll ; oir b'iongantach leis gun d'thug aon sealladh do'n chrann-ceusaidh air eallaich dealachadh ris. Dh'amhaire e co dil a rithist agus a rithist, gus an do thòisich a shuilean ri sileadh dheur. Agus air dha a bhi mar so a'beachdachadh agus a'sile dheur, feuch thainig triuir dhealrach da ionnsuidh, agus chuir iad failte air aig ràdh, sìth gan robh agad : thuirt a cheud fhear dhiubh ris, Tha do pheacaidh air am maitheadh dhuit : thug an darna fear dheth eididh riobagach, agus sgeudaich se e le mùghadh trusgain : chuir an treas fear comharr air clàr aodainn, agus thug e dha *sgrìobhadh*, agus *seula* air, air an d'iarr e amharc nuair a ruidheadh e, agus gun d'thugadh e seachad e aig an dorus neamhuidh :

agus dhealaich iad ris. An sin leum Criosduidh gu h-àrd le mòr aoibhneas, agus chaidh e air aghaidh a'canntaireachd gu cridheil; Sech. xii. 10. Marc. i. 2. Sech. iii. 4. Ephes. i. 13. Faodaidh Criosduidh oran a ghabhail na aonar, am feadh a bhuilicheas Dia aiteas cridhe air.

An fheadh so thainig mi le m'pheacaidh sgìth,
A bha dhomh nan eire thruim gun fhois, gun sìth:
Gus 'n do thàr mi 'n so; gu ionad taitneach suairc,
Gu tùs mo shòlais; dh'fhaobhaich air mo chruas.
An so thuit an t' eire chuir orm spairn,
Lasaich gach cuibhreach chum in sàs;
Is àghmhor dhomhs' an crann, 'san uaigh;
Ach 's àghmhoire na sin am Flath a thug orr' buaidh!

Chunnaic mi'n sin am aisling, mar so gun deachaidh e air aghaidh, gus an d'thainig e chum glaice, beagan bh'àrr an rathaid, far am fac e triuir dhaoine nan suain chodail, agus cuibhrich air an cosaibh. B'e ainm a h-aon diubh Sochair, an fhir eile Dearmad, agus ainm an treas fir Dànachd.

'Nuair chunnaic Criosduidh an cor san robh iad, chaidh e d'an ionnsuidh, chum an dùsgadh; agus dh'èigh e, Tha sibh cosmhuil riusan a choidleas 'am barr a chroinn, oir tha'n cuan mòr fuidhibh, slugan gun ìochdar: Mosgalaibh, uime sin, suas, agus falbhaibh leamsa; agus ma bhios sibh toileach ni mise còmhnadh ruibh chum ur cuibhrich fhuasgladh dhibh. Thuirt e a thuille riu nan d'thigeadh easan a tha dol m'an cuairt mar leoghann beucach nan caramh, gun tuiteadh iad gun ag leis mar chobhartach. Leis a sin thug iad sùil air, agus thuirt Sochair, cha'n fhaic mi cunnart air bith: thuirt Dearmad, Beagan tuille codail: agus thuirt Dànachd, Suidheadh gach soitheach air a mhàs fein. Mar so luidh iad sios a rìs gu codal, agus dh'imich Criosduidh roimhe air a thurus, Gnath. xxiii. 24. 1 Pead. v. 8.

Co so? Tha Criosduidh: chaidh nithe sean air cùl,
Tha gach ni air fàs nuadh, le sgèimh a's mùirn;
Cha'n e 'm fear greannach bochd a chleachd bhi ann:
Ni trusgan àilliidh caochladh gach aon àm.

Gidheadh bu duilich leis a smuainteachadh, gun robh

daoin a bha ann an cor co cunnartach, co neo-measail air caoimhneas an neach a thairig co saor gun còmhnadh, le 'n dùsgadh, 'an toirt comhairl orra agus an tairgse cuideacha leo gu 'n cuibhrich fhuasgladh. Air dha bhi mar so fo thriobluid, chunnaic e dithis dhaoine a leum th'air a bhalladh, a bh'air taobh cli na slighe chumhang; agus rug iad air. B'e ainm fir dhiubh Riaghailteach, agus ainm an fhir eile Cealgoireachd. Agus mar thuirt mi, rug iad air agus thòisich e ri cainnt riu:

*Criosd.* Cia as a thainig sibh, a dhaoin uaisle, agus c'àit a tha sibh a' dol?

*Riagh. & Ceal.* Rugadh sinn an tir Gloir-dhiomhain, agus tha sinn a' dol gu Sliabh Shioin a dh'iarruidh cliu.

*Criosd.* C'arson nach d'thainig sibh a stigh air an dorus a tha aig toiseach na slighe? Nach aithne dhuibh gu bheil e sgriobhta, Gur gaduich agus fear-reubainn easan nach d'thig a stigh air an dorus, ach a theid suas air sheol eile, Eoin x. 1.

*Riagh. & Ceal.* Tha gun robh dol chum an doruis air a mheas le muinntir an dùcha-san tuille 's fad as an rathad; agus gum b'àbhaist doibh an t'aithghearr a ghabhail, agus streap th'air a bhalla mar rinn iadsan.

*Criosd.* Ach nach measar e mar chiont an aghaidh Uachdaran a bhaile chum a bheil sinne dol, mar so ainneart a dheanamh an aghaidh a thoil fhoillsichte.

*Riagh. & Ceal.* Thuirt iad ris, Nach ruigeadh e a leas dragh a chuir air fein ma thimchioll sin; oir gum b'e gnàth an àite o cheann mìle bliadhna mar rinn iadsan.

*Criosd.* Ach thuirt Criosduidh, An diong ur gnàthachadhs a bheag an làthair breitheamh?

*Riagh. & Ceal.* Thuirt iad ris gum measadh breitheamh sam bith neo-chlaon-bhreitheach gnàthachadh a bh'air bhuil o chionn cor a 's mìle bliadhna làn cheadaichte: agus osbarr, thuirt iad, ma thig sinn air an t'slighe, ciod an umhaill cia an doigh air an d'thig sinn ann: Cha'n eil thus ach air an rathad, ged a thainig thu stigh air an dorus; agus tha sinne air ge nach d' rinn sinn ach an gàrradh a leum: Ciod a nis is fearr do chorsa no ar cor-ne?

*Criosd.* Tha mis ag imeaced a rêir òrdugh mo mhaigh-

stir; tha sibhs' ag imeachd a réir ur meanm-mhacnus bhorb fein. Tha sibhse chean' air ur meas mar mheirlich le Triath na slighe, uime sin 's eagal leam nach faighear 'nar daoine firinneach sibh aig ceann ur turuis. Thainig sibh as ur ceann fein gun easan g'ur seoladh, agus theid sibh a mach libh fein as eug'ais a thròcair.

Cha d'thug iad ach beag freagraidh air so; ach a mhain gun dubhairt iad ris an aire thoirt dha fein. Chunnaic mi gun deachaidh iad air an aghaidh gach fear a rathad fein, gun mhòran cainnt r'a chéile, mach o gun dubhairt iad ri Criosduidh gun coimheadadh iad reachdan agus òrduighean co cothromach ris-san; uime sin, thuirt iad ris, cha'n fhaic sinn ciod sam bheil thu ag eadar-dhealuchadh uainne, saor o'n chòta sin a th'air do dhruim, a thugadh dhuit a reir ar barail-ne, chum do lomnochdta fholach.

*Criosd.* Cha sàbhalar sibh le laghannaibh agus le òrduighibh, a chionn nach d'thainig sibh a stigh air an dorus. Agus a thaobh a chòta so, fhuair mi e o Thighearna na tìre chum a' bheil mi dol; agus sin ceart mar thuirt sibh, a chòmdachadh mo nàire: Agus 's comharradh air mhath leam gun d' fhuair mi e; oir cha robh agam ach broineagan roimhe so: agus mar tha mi 'g imeachd tha mi gam thoileacha fein leis a bheachd so, Gur cinnteach 'n uair a thig mi chum geata mor a bhaile, gun fainich Triath an àite mi, o'n a tha'n còta air mo dhruim: trusgan a thug e gu saor dhomh an latha bhuin e dhiom m' eididh bhréin fein. A bhair air sin tha comharr agam uaith an clàr-m' eudainn, theagamh ga nach d'thug sibhs' an aire, a chuir aon de luchd-frithealaidh ionmhuinn mo Thighearn ann air an latha a thuit m' eallach dhiom. Os barr air sin, thugadh dhomh air an àm cheudna sgriobha naisgte a bhithinn a' leughadh air an t'slighe: Dh' iarradh orm a thoirt seachad aig an dorus neamhuidh, mar chomharra gum b'e mo bheatha gu dol a stigh: tha mi'n amharus gu bheil na nithe sin uile a dh' easbhuidh oirbhse, agus sin a chionn nach d' thainig sibh a stigh air an dorus. Gal. i. 16.

Romham tha aobhar eagail, spairn am dheigh
Ged dhirich mi am bruthach, tha'n leoghann a beuchd;

Tha fois a chriosduidh gearr agus neo-bhuan
Cha luaithe theid aon eagal as, na thig aon eile suas.

Cha d'thug iad freagradh do na nithibh sin, ach dh' amhairc iad air a chéile, agus rinn iad gàire. An sin chunnaic mi gun d'imich iad cuideachd, ach bha Criosduidh a cumail air thoiseach, agus a' cainnt ris fein, air uairibh ag osnaich, agus air uairibh eile an àrd thoil-inntinn: Bhiodh e air uairibh a leughadh an sgriobhaidh a fhuair e, leis am biodh e air a bheothachadh.

Bheachdaich mi, agus chunnaic mi gun deach iad uile air an adhart gus an d'thainig iad bun bruthach na h-èigin, far an robh tobar; bha mar an ceudna san ionad dà rathad eile a bharr air an rathad a thainig direach o'n dorus; bha aon diubh dol chum na laimhe cli, agus aon eile chum na laimhe deis aig iochdar a bhruthaich, ach bha 'n t'slighe chumhang a'dol direach an àird, agus 'se ainm a bhruthaich *eigin* no *deacair.* Chaidh Criosduidh a nis suas chum an tobair, agus dh'òl e a shàth as, agus thòisich e rithist ri dìreadh, Isa. xlix. 10. ag ràdh:

Ge h-àrd am bruthach, 's taitneach leam
A dhìreadh suas gun sgàth;
Oir 'so an t'slighe 'sam faighear fòs
A bheatha shiorruidh àigh.
'N sin glacam misneach 's bitheam treun
S le cabhaig ruigidh mis:
Oir 's fearr i so ge docair i,
No triall gu réidh chum sgrios.

Thainig an dithis eile gu bun a bhruthaich; ach 'nuair a chunnaic iad gun robh e gu cas, corrach, àrd, agus gun robh dà rathad eile ann, air leo a bha fiaradh na slighe; smaoinich iad gu'n gabhadh iadsan an rathad a b'usa, 's gu'n coinnicheadh iad Criosduidh taobh eile na h uchdaich; uime sin shùnraich iad dol mar sin. B'e ainm an da rathaid a bha'n sin, Cunnart, agus Leir-sgrios. Mar sin ghabh fear dhiubh an rathad ris an abrar Cunnart, a threoraich e do choillidh mhòir; agus ghluais am fear eile air slighe Leir-sgrios, leis an d' thainig e gu magh farsuing, a bha làn de tholmana dorcha a thug air tuisleadh agus tuiteam, o nach d'èirich e tuille.

Sheall mi an sin an diaigh Chriosduidh, a dh'fhaicinn

cia mar rachadh easan a mach am bruthach, agus chunnaic mi e a'leige dheth bhi ruidh, agus dh'fhalbh e gu socair, ach an ùine ghearr b'eigin da dol air a mhàgaîbh a chionn gun robh 'n t'slighe co corrach. Bha mu thimchioll leth na slighe, suidheachan boidheach, a rinneadh le Triath a bhruthaich, chum ann an sin gun leige luchd turùis bhochd-a sgìth an anail: thainig Criosduidh chum an ionaid so, agus shuidh e ann: an sin thug e mach a sgriobhadh agus thoisich e air a leughadh. Theann e an so re beachd a b'fhearr a ghabhail air a chòt' a fhuair e an àm dha bhi 'g amharc air a chrann-cheusaidh. Air dha bhi mar so ga thoileacha fein re seal, thuit e na chodal, agus bha 'm feasgar anmoch ann m'an do dhùisg e; agus am feadh a bha e na chodal, thuit an sgrìobhadh as a laimh. Ach am feadh a bha e na chodal, thainig neach da ionnsuidh a dhùisg e, ag ràdh ris, A Lundaire, ruig an seangan; thoir fainear a ghnà agus fàs glic: Leis a sin mhosgail Criosduidh suas gu grad, agus cha do stad e tuille gus an d'rainig e am mullach. Gnath. vi. 6.

'Nuair a thainig e chum a mhullaich, thainig dithis dhaoine nan ruidh na chò'dhail; b'e ainm a h-aon diubh Cion-cruadail, agus an aoin eile An-earbsa: Thuirt Criosduidh riu, A dhaoine, ciod is ciall duibh, cha'n ann mar sin is còir dhuibh triall. Thuirt Cion-cruadail ris, Gun robh iad a' dol chum Shioin, gun do dhìrich iad an t'slighe dhocair ud: ach, ars easan, mar is faide thèid sinn air ar n-aghaidh 's ann is mò an cunnairt; air an aobhar sin phill sinne, agus tha sinn a' dol air ar n-ais.

Ach tha ars', An-earbsa, oir tha direach romhainn air an t'slighe dà leomhann nan luidhe; co dhiubh tha no nach 'eil iad nan codal cha'n fhios duinn; ach cha b'fhurasda leinn dol fo'n comraich.

*Criosd.* Tha, Thuirt Criosduidh, sibh a cur eagail orm, ach cia'n taobh a gheibh mi gu dol as? Ma theid mi do m' thìr fein, a tha ri bhi air a losga le teine agus pronnusg, theid gu cinnteach mo sgrios ann; ach ma's comasch dhomh am baile neamhuidh a bhuidhinn, bithidh mi tearuinte. 'Seigin dhomh oirp a thoirt air; le dol air m' ais tha mi cinnteach a bàs; le dol air m'aghaidh cha 'n 'eil e saor o eagal, ach ma ruigeas mi tha mi cinnteach as a bheatha

mhaireannaich. Theid mi air m' aghaidh. Ach ruidh Cion-cruadail agus An-earbsa sios am bruthach co luath 's a b'urra dhoibh, agus dh'imich Criosduidh air a thurus. Bha e meoraich ris fein mu na chual e, chuir e lamh na bhrollach a dh'fhaighinn a sgriobhaidhe, hum a leughadh a thoirt misnich dha ; ach b'e shire dha gun fhaotainn : An sin bha Criosduidh an imcheist mhòir, gun fhios aige ciod a dheanadh e, oir chaill e an ni a b'àbhuist sòlas a thoirt da ; agus an ni a dheanadh a bheatha do'n bhaile neamhuidh. An so bha e fo mhòr iomaguin, ach chuimhnich a gun do choidil e air an t'suidheagan a bha mu leth a bhruthaich ; agus thuit e air a ghlùinibh, agus dh'iarr e maitheanas air Dia arson an dearmaid sin, agus phill e air ais a dh'iarruidh a sgriobhaidh. Ach am feadh a bha e dol air ais, co dh'fhaodas cràdh a chridhe a chuir an ceill ? Bha e air uairibh ag osnaich, air uairibh a' gul, agus air uairibh eile a' cuir-iomchoir air fein arson gun do choidil e ann an àite nach d'òrduicheadh gu codal, ach a mhàin gun leige luchd-turuis sgìth an anail ann. Mar so chaidh e air ais, ag amharc gu furachair air gach taobh dheth, arson an ni is tric a thug toil-inntinn da air a thurus. Dh'imich e air an doigh so gus an d'thainig e'n sealladh an ionaid san do choidil e, a dh'ath-nuadhaich a bhròn arson a dhearmaid. Mar so chaidh e air aghaidb a' cuir-iomachoir air fein arson a chodail pheacaich, ag ràdh, Och is duine truagh mi, a chionn gun do choidil mi an solus an latha, am meadhon a choilion cunnart ! gun d'thugainn do thoileacha do m'nàdur na ghnàthaicheadh gu suaimhneas, an ni a chaidh òrduchadh le Triath an àite, gu beothachadh a thoirt do'n aitim a bhiodh sgìth le'n turus ! Nach ioma ceum diomhain a rinn mi ! 'Sann mar so a thachair do chloinn Israeil, chaidh an cuir air an ais a laimh na mara-ruaidhe arson am peacaidh, agus tha mis air pilleadh air m'ais gu dubhach trom, far am faodainn a bhi gu h-aobhach ait, mar deanainn an codal peacach ud. B'fhad a dh'fhaodainn a bhi roimhe so air m'aghaidh air mo thurus ! Tha mi nis ris an astar so imeachd tri uairean, nach ruiginn a leas ach a dheanamh aon uair : Cha'n e mhàin sin ach tha mi'n cùnnart an oidhch' a theachd orm, oir cha'n 'eil ann ach eadar-sholus an anmoich. O nach robh mi

gun an codal ud a dheanamh! Bha e nis air teachd chum an àite agus ghuil e gu goirt; ach air dha sealltuinn gu beachdail arson an sgriobhaidh, fhuair se e far an do choidil e, agus le garbh chabhaig rug e le siccadh air, agus chuir e gu cùramach na bhrollach e: Ach co is urrainn a chuir an cèill sòlas an duine so 'nuair a fhuair e a sgrìobhadh a rìs? oir b'e so am barantas a bh'aig arson a bheatha agus gu'n gabhta gu taitneach ris 'nuair a rùigcàdh e. Thug e buidheachas do Dhia a sdiuir a shùil chum fhaotainn, agus le aiteas dh'inndrinn e a rithist air a thurus: agus dh'imich e gu beothail suas gu mullach na h-uchdaich! ach m'an d'rainig e chaidh a ghrian fodha, agus thug so air a rìs cuimhneach air a chodal amaideach a rinn e; O an t' suain pheacach 's an do thuit mi! nach truagh dhomh a nis gur eigin domh coiseachd fo dhubhar na h-oi'che! cha leir dhomh an t'slighe, a'sior-chluinntinn ulthartaich agus beucaich fhiagh-bhèistean. Chuimhnich e cuideachd air an sgeul a dh'innis Cion-cruadail dha ma na leomhainn. An sin thuirt Criosduidh ris fein, Tha na fiagh-bheathaichean san oi'che a'dol m'an cuairt ag iarraidh an creich, agus ma thig iad am charamhsa, tuitidh mi leo; Cha 'n urrainn domh an seachnadh. Mar so dh'imich e gu dubhach neo-shunntach, ach air togail a shùl dh' chunnaic e beagan roimhe tigh mòr rìomhach, dam b'ainm Sgiamhach; agus bha e ri taobh an rathaid.

Mar so chunnaic mi am aisling, gun d'rinn e deifir ga ionnsuidh, chum gum faigheadh e'n fhardoch ann: ach man d'rainig e, chunnaic e nan luidh an àite cumhang san t'slighe an da leomhann. Dh'aithnich e gur e so fhuicinn a chuir air an ais An-carbsa agus Cion-cruadail; ach bha na leomhainn ceangailte, ge nach d'thug easan an aire dha. An sin ghlac an t'eagal e, agus smaoinich e gum pilleadh e nan diaigh: oir bha e'm barail le dol air aghaidh, gun rachadh a ghrad mharbhadh: Ach thug am Fear-faire aig an dorus, gam b'ainm Furachras, fainear gun do stad Criosduidh san iomachomhairle ciod a dheanadh e, agus dh' èigh e ris, ag ràdh, Am bheil thu co lag-chuiseach? Na gabh eagal roi na leomhainn, oir tha iad ceangailte, agus sann mar dhearbhadh air creideamh, far a bheil e, agus a nochda far nach'eil, a chaidh na leomhainn

a chuir an sin. Cum meadhon na slighe, agus cha d'thig beud riut.

An sin chunnaic mi gun deachaidh e air aghaidh 'se air bhall-chrith roi'na leomhainn, a cumail meadhon na slighe, mar dh'iarradh air; chual e iad a' beucaich agus ri ùinich, ach cha d'rinn iad a dhochann. An sin chaidh e air aghaidh gus an d'rainig e'n dorus aig an robh am Fear-faire, An sin thuirt Criosduidh ris, Ciod an tigh a tha'n so? am faod mise fuireach ann a nochd? Fhreagair an dorsair, Thogadh an tigh so le Triath a bhruthaich, agus 's ann chum còmhnadh agus tearuinteachd a thoirt do luchd ghabhail-an-rathaid a rinn se e. Dh'fheorach an dorsair fòs deth cia as a thainig e? agus c'àit a bha e dol?

*Criosd.* Thainig mi o bhaile Leir-sgrios, agus tha mi dol chum beinn Shioin; ach do bhri gu bheil a ghrian air dol fodha, agus anis an dorch ann, 'se mo ghuidhe, gum faod mi tamh a ghabhail an so a nochd.

*Dor.* Ciod is ainm dhuit?

*Criosd.* 'Se Criosduidh a nis m'ainm, ach b'e Cion-gràis m'ainm roimh so; tha mi de shliochd Japheit, Gein. xi. 27. air an do chuir Dia impidh gu còmhnuidh ghabhail am bùthaibh Sheim.

*Dor.* Ach cionnas a thachair dhuit a bhi co anmoch?

*Criosd.* Bhithinn an so na bu luaithe, mar bhiodh gun do choidil mi air suidheagan a th'air an leachduinn: Ni h-e amhain sin, ach bhithinn ann ni bu luaithe, mar caillinn mo theisteas, ni nach d'iunndrain mi gus an d'thainig mi am mullach, agus b'eigin domh pille ga iarruidh chum an ionaid san do choidil mi, far an d' fhuair mi e, agus tha mi nis air teachd,

*Dor.* Ro mhath, Ni mise guth air aon de dh'òighibh an àite so, agus ma thaitneas do chainnt rithe, bheir i steach thu do'n teaghlach, a reir gnàth an tighe. Mar so bhuail Furachras, an dorsair, clag, agus thainig cailin mhàlta mhaiseach a mach, gam b'ainm Suairce, agus dh'fheoraich i c'ar son a dh'iarradh i?

Fhreagair au dorsair, Tha 'n duine so air a thurus o bhaile Leir-sgrios chum sliabh Shioin: ach air dha bhi sgìth agus an oi'ch air teachd air, dh'fhiosraich e dhìoms, am faigheadh e fuireach an so an nochd. Dh'innis mise

dha gun gairminn ortsa, 's an diaigh dhuit a sgeul a chluinntinn gun deanadh tu ris mar chitheadh tu iomchuidh, a reir nòs an tighe.

An sin dh'fhiosraich i, Cia as a thainig e? agus c'àit a bha e 'dol? Agus dh'innis e dhi. Dh'fheoraich i dheth cuideachd cionnas a dh'amuis e air an t'slighe? agus dh' innis e dhi. An sin dh'fheoraich i dheth, Ciod a chunnaic agus a thachair air air an t'slighe? Dh'aithris e dhi an da chuid: Agus fadheoidh dh'fhiosraich i ainm? Thuirt e rithe, 'S e Criosduidh m'ainm: agus tha'n tuille déigh agam air fuireach an so a nochd, do bhri gu bheil mi tuigsinn gun do thogadh an tigh so le Tighearn a bhruthaich chum an luchd turuis a ghabhail fois agus a bhi tearuint ann. Leis a so rinn i fàite gàire, agus thainig làn na sùilibh, ach air dhi fuireach re tamuill bhig na tosd, thuirt i ris, cuiridh mise fios air aon no dha de m'theaghlach. Mar so ruidh i chum an doruis, agus ghairm i air Crionnachd, Cràbhadh, agus Seirc, a thug a stigh e an diaigh beagan cainnt a ràdh ris; agus choinnich tuille dhiubh e m'an dorus, a thuirt ris, " Thig thus a steach a tha beannuicht leis an Tighearna; 's ann arson do leithids a thog Triath an àite an tigh so." An sin chrom e cheann agus chaidh e stigh maille riu do'n tigh. 'San uair a chaidh e stigh, 's a shuidh e sios, thug iad da deoch, agus dh'aontaich cuid diubh inntrinn ann an seanachas ris gus am biodh an t'suipeir deas, mar chaitheamh aimsir; agus shunnraich iad Cràbhadh, Crionnachd, agus Seirc, a chainnt ris; agus mar so thòisich iad:

*Cràbh.* A nis, a dheagh Chriosduidh, o'n a bha sinn co caoimhneil riut 's gun d'thug sinn aoidheachd dhuit a nochd, thoir a nis, mas e do thoil e, fios duinn air gach allaban agus mi-shealbh a thachair ort air do thurus.

*Criosd.* Is toileach a ni mi sin, agus 's buidheach mi gu bheil sibh deonach èisdeachd r'a leithid.

*Cràbh.* Ciod a bhrosnaich thu air tùs gu d' bheatha a chaitheadh mar so?

*Criosd.* Cho'-eignicheadh mi gu m' thìr fhàgail, le sanus eagallach a thugadh dhomh, gum bithinn air mo chall gu tur nam buanaichinn far an robh mi.

*Cràbh.* Ach cionnas a thachair e gun d'thainig thu as do thìr an rathad so?

*Criosd.* 'S e Dia a sdiùir mi; am feadh a bha mi fo eagal gun rachadh mo chall, cha robh fios agam cia 'n taobh a rachainn; ach thainig duine a'm'ionnsuidh, am feadh a bha mi air bhall-chrith agus a'caoineadh, dam b'ainm Soisgeulaich, agus sheol e dhomh an t'slighe chum an doruis chumhang, ni air atharracha nach robh mi comasach air fhaotainn, agus sdiùir e mi air an rathad a threoraich 'mi direach chum an tighe so.

*Cràbh.* Ach nach d'thainig thu dh'ionnsuidh tighe an Fhir-mhìneachaidh?

*Criosd.* Thainig, agus chunnaic mi nithe ann a dh'fhanas a'm' chuimhne ri m' bheo: gu sonraichte tri nithe, 's iad sin, mar tha Criosd a' cumail suas obair a ghràis anns an anam a cheart ain-deoin Shatain: mar chaill an duine a dhòchas ri trocair Dhe le buanachadh na pheacadh: agus mar an ceudna aisling an fhir air leis a chunnaic gun d'thainig latha bhreitheanais.

*Cràbh.* An cual' thu e ag innse aislinge?

*Criosd.* Chualadh, agus b'uamhannach e; air leam gun do chuir e crith orm am feadh a bha e ga innseadh; ach 's math leam gun cuala mi e.

*Cràbh.* An e sin na chunnaic thu aig a thigh?

*Criosd.* Cha'n e idir; thug e mi far am faca mi luth-chuirt mhaiseach, agus mar bha'n sluagh a bh'ann air an èididh le h-òr; agus cionnas a thainig duine foghainteach, a chaidh a stigh a dh'aindeoin nan daoin' armaichte a bh'aig an dorus gu chumail a mach; agus mar bha e air fhuran gu dol a stigh a chosnadh gloir shiorruidh. Bha na nithe sin ro-thaitneach leam! Dheonaichinn buanachadh aig a thigh fad bliadhna, ach bha fios agam gun robh ni b'fhaide agam r'a dhol.

*Cràbh.* Agus ciod tuille chunnaic thu air an t'slighe?

*Criosd.* Ciod a chunnaic mi! Cha b'fhad a chaidh mi, gus air leam, gum faca mi, duine a'call fhola ann crochadh air crann, agus thug amharc air air m'eallaich tuiteam dhiom; oir bha mi roimhe sin fo throm-uallaich. Chuir an sealladh ìoghnadh orm; oir cha'n fhaca mi riamh a leithid roimhe: Agus am feadh a bha mi 'g amharc air,

thainig triuir dhaoine dealrach am ionnsuidh. Thuirt fear dhiubh rium, Gun robh mo pheacaidh air am maitheadh; thug fear eile dhiubh dhiom m'èididh riobagaich, agus thug e dhomh an fhalluing ghrèiste so a chi sibh; agus chuir an treas fear an comharra so an clar m'eudainn, agus thug e dhomh an sgriobha naisgte so; ni a leigeas mi dhuibh fhaicinn, m'as toil leibh e.

*Cràbh.* Ach nach faca tu tuille fhathasd?

*Criosd.* 'S iad sin a dh'ainmich mi na nithe a b'àraidh a a chunnaic mi; gidheadh chunnaic mi tuille sin, eadhon, Triuir dhaoine, Socharach, Dearmad, agus Dànachd nan codal ri taobh na slighe, agus cuibhrich air an cosaibh; ach cha b'urra dhomh am mosgladh: Chunnaic mi cuid-eachd Riaghailteach, agus Cealgoireachd a'teachd car air char thair a bhalladh, gu dol, mar thuirt iad, chum Shioin, ach bha iad gu h-obann air an call; direach mar dh'innis mi fein doibh, ach cha chreideadh iad mi. Chuir dìre na beinne so thuige gu goirt mi, 's cha b'fhusa dhomh teachd seachad air na leomhainn; agus mar deanadh an duine math an dorsair guth rium s'math a dh'fhaoidte gum pillinn, an diaigh gach saothair a rinn mi; ach a nis, buidheachas do Dhia, tha mi'n so, agus tha mi toirt taing dhuibhse a ghabh a stigh mi.

An sin smaoinich Crionnachd gum feoraicheadh ise caileigin de cheistibh de Chriosduidh.

*Crion.* Nach cuimhnich thu air uairibh m'an dùthaich as an d'thainig thu?

*Criosd.* Cuimhnichidh mi; ach 's ann le nàir agus gràin; oir nam bithinn deigheil ma'n tìr as an d'thainig mi, dh'fhaoduinn cothrom a bhi agam air pille ga h-ionn-suidh, ach tha mi 'n tòir air dùthaich is fearr, Eabh. xi. 15, 16. 'eadhon, dùthaich neamhuidh.

*Crion.* Nach 'eil thu do ghna a'giulan m'an cuairt leat caileigin de na nithibh bu ghnà leat a dheanamh?

*Criosd.* Tha mi, ach 's ann gu mòr an aghaidh mo thoil a tha mi ga dheanamh, gu h-àraidh mo smuainte feolmhor, anns an robh tlachd aig muinntir mo dhùcha co math 's a bha agamsa; ach is aobhar bhròin domh na nithe sin a nis; agus nam bithinn air m'fhàgail gu saorsa mo thoile, cha smaoinichinn am feasd tuille orra sin: ach 'n uair a b'

àill leam an ni is fearr a dheanamh, Rom. vii. tha an t'olc maille rium.

*Crion.* Nach 'eil thu faireachduinn air uairibh mar gum biodh iad sin air an ceannsuchadh? ni a tha air uairibh eile a' cuir moran dragh ort?

*Criosd.* Tha, ach cha'n'eil sin ach ainmig: ach 's taitneach dhomhs an uair a thacharas sin.

*Crion.* An urrainn duit a chuimhneachadh ciod na meadhona leis an d'thugadh buaidh air na nithe bha cuir dragh ort?

*Criosd.* 'S urrainn domh, 'n uair a smuainticheas mi air na chunnaic mi aig a chrann-cheusaidh, ni sin e; 'n uair a dh'amhairceas mi air mo thrusgan de dh'obair ghrèis, ni sin e: agus ni suil a thoirt air an sgríobhadh a fhuair mi e: 's an uair a smaoinicheas mi le dian-thogradh air far a'bheil mi dol.

*Crion.* Agus ciod a tha ged dheanamh co déigheil air dol chum Sliabh Shioin?

*Criosd.* Tha gu bheil dòchas agam gum faic mi 'n sin beo easan a cheusadh air a chrann, 's gum faigh mi 'n sin bhi cuibhte do gach ni a tha san àm so a' cuir dragh orm: An sin tha iad ag ràdh, nach 'eil bàs idir ann, 's gum bi mi chòmhnuidh leis a mhuinntir is annsa leam. Oir ra innse dhuitse e, 's toigh leam e, a chionn gur e bhuin m' eallach dhiom; agus tha mi sgìth le m' thinneas o'n leth a stigh: b' ait leam a bhi far nach bi bàs tuille ann, agus maille ris an aitim a shìor-ghlaodhas a mach, 'S naomha, 'Snaomha, 'Snaomha. An sin thuirt *Seirc* ri Criosduidh, A'bheil bean agus Clann agad?

*Criosd.* Tha sin agam, bean agus ceathrar de chloinn bhig.

*Seirc.* Agus c'arson nach d'thug thu leat iad?

*Criosd.* An sin ghuil Criosduidh, agus thuirt e, Och! cia deonach a dheanainn sin! ach bha iad uile an aghaidh mis a dhol air mo thurus.

*Seirc.* Ach bu chòir dhuit an cunnart a shoilleireachadh dhoibh, agus oirp a thoirt air an iompachadh gu dol leat?

*Criosd.* Rinn mi sin; agus dh'innis mi dhoibh na dh'fhoillsich Dia dhomh mu sgrios ar baile; ach 'sann a bha mi dhoibh mar aon a bha fanoid, agus cha do chreid iad mi, Gein. xix. 14.

*Seirc.* An do ghuidh thus air Día gum beannaicheadh e dhoibh do chomhairle?

*Criosd.* Ghuidh, le mòr-thogradh; oir faodaidh tu smaoineachadh gun robh mo bhean agus mo chlann bhochd ro-ionmhuinn leam.

*Seirc.* Ach an d'innis thu dhoibh an t'eagal a bh'ort fein gun rachadh do sgrios? oir 's i mo bharail gan robh sin leoir-shoilleir dhuit.

*Criosd.* Dh'innis mi, thairis, agus thairis dhoibh e. Dh'fhaodadh iad m'eagal fein fhaicinn a' m' ghnùis, le m' dheoir, agus fòs le m' bhall-chrith le eagal roi'n bhreitheanas a bha'n crochadh os ar ceann: ach cha bu leoir gach ni gun aomadh gu dol leamsa.

*Seirc* Ach ciod a bh'aca ra ràdh air an son fein arson nach d'thainig iad leat?

*Criosd.* Bha eagal air mo mhnaoi gun cailleadh i'n saoghal so; agus bha mo chlann air an toirt thairis do amaideachd na h-òige: ach a thaobh aon ni no ni eile leig iad leamsa falbh mar so a'm' aonar.

*Seirc.* Ach nach d-thug do dhroch caithe-beatha fein gun suim a bhi aca do na thuirt thu riu mu thimchioll dol leat?

*Criosd.* Cha'n urrainn mi gun ag, mo chaithe-beatha fein a mholadh, oir tha mi fiosrach air iomad fàillne: tha fios agam cuideachd, gum faod duine la ghnàthachadh gach impidh a b'àill leis a chuir air daoinibh a dheanamh neotharbhach. Ach 's urrainn mi so a ràdh, gun robh mi air m'fhaicill gun chionfath air bith a thoirt doibh, o mhighnàthachadh do m' thaobh fein, gun deanamh fuathach air teachd leam, agus 's minig a thuirt iad rium gun robh mi tuille 's cruaidh orm fein, air an sons' mu nithibh, air leo, anns nach robh coire; agus faodaidh mi a ràdh, ma bhac na chunnaic iad mis' a deanamh iad, gum b' e m'eagal ro pheacachadh an aghaidh Dhe, no cron a dheanamh do m' choimhearsnach, bu choireach rium.

*Seirc.* Thug Cain fuath da bhràthair arson gun robh oibre fein olc, agus a bhràthar math; agus ma ghabh do bhean agus do chlann mìothlachd riut a thaobh so, tha iad a nochda gur fuathach leo, am math; ach tha thusa saor o'm fuil.

A nis, chunnaic mi a' m' aisling, gun do shuidh iad

mar so a' còmhradh r'a chèile gus an robh 'n t'suipeir deas. 'San uair a bha i na h-uidheam shuidh iad sios da h-ionnsuidh: a nis bha 'm bòrd air a chùraineachadh le nithibh reamhar, agus le fion air a dheagh-tharruing, agus bha'n cainnt uile mu Thriath na tìre: gu h-àraidh mu na rinn e, agus mu c'arson a rinn se e; agus c'arson a thog e an tigh sin; agus leis na thuirt iad, thuig mi gun robh e na ghaisgeach treun, gun do chuir e as dhà-san aig an robh cumhachd a bhàis, ach cha b' ann gun chunnart da fein, ni a thug orm an tuille gràidh a thoirt da, Eabh. ii 14. 15.

Oir, arsa Criosduidh, mar thuirt iad, agus mar is math a chreideas mi, gur ann le moran ciorraim a rinn se e; ach gur e a chuir an t' àgh bu mhò air na rinn e, gur ann arson gaol da thìr a rinn e'n t' iomlan. Osbarr, thuirt cuid de mhuinntir an tighe, gum fac' agus gun do labhair iad ris o'n a dh'eug e air a chrann: agus thuirt iad gun cual iad o bheul fein, gu bheil na h-urrad spèis aige do dh'oilthirich bhochda, 's nach urrainnear a chuir an cèill.

Thug iad a bharr air sin dearbhadh air na labhair iad, gun do leig e a ghloir mu làr, chum so a dheanamh do 'n luchd-thuruis bhochd; agus gu'n cual iad e ag ràdh, Nach gabhadh e còmhnuidh an Sion na aonar. Thuirt iad osbarr, gun robh aige iomad prionnsadh a bha nan oilthirich, ged a bha iad a thaobh nàduir nan deoraibh, a's ged a bha 'n ceud-thùs o'n dùn-aolaich, Salm cxiii. 7.

Mar so bha iad a' co'-chainnt r'a chèile gus an robh àm luidhe ann: 's an uàir a dh'earb siad iad fein ris an Tighearna chum an dion, ghabh iad mu thàmh: chuir iad Criosduidh ann an seomar mor uachdrach, a bha uineagan a laimh ri èiridh na greine: b'e ainm an t'seomair Sìth, far an do choidil e gu brise na fàire, 'san sin mhosgail e suas.

Ume sin dh'eirich iad uile suas sa mhaduinn: agus an deigh dhoibh bhi re seal a' cainnt, thuirt iad ris nach falbhadh e gus am feuchadh iad dha nithe iongantach an àite sin. Agus air tùs, thug iad do dh'ionad gléidhidh an leabhraichean e, far an d'fheuch iad dha sgriobhanna a bha ro-shean; agus nam measgsan chunnaic e aon san robh sinnsireachd Triath na beinne air a chuir sios, gum b'e Aosda nan laithean e, tre ghinealach siorruidh; ann an so bha na gniomharran a rinn e ni bu sholleire air an cuir sios, agus

ainmean mòr àireamh a dh'fhastaidh e na sheirbhis; agus mar a shocraich iad ann an ionadaibh còmhnuidh air nach deanadh fad aimsir mùghadh no caochladh air bith, ach a mhaireadh gu saoghal nan saoghal.

An sin leugh iad dha ioma gniomh cliuiteach a rinn a luchd muinntir; mar cheannsaich iad rioghachdan, mar dh' oibrich iad fireantachd, mar fhuair iad na geallaine, mar dhruid iad beoil leomhann, mar choisg iad neart teine, mar sheachainn iad faobhar a chloidheamh, mar o laigsinn a rinneadh neartmhor iad, mar dh'fhàs iad gaisgeil ann an cath, agus a chuir iad an ruaig air feachd nan coimheach, Eabh. xi. 33. 34.

An sin leugh iad a rìs ann an earrainn de sgriobhannaibh an tighe, far an do nochdadh, cia toileach a bha'n Tighearn a ghabhail ris gach neach a thigeadh da ionnsuidh, ged a bha iad roimhe so a' cuir na aghaidh, agus nan naimhdibh dha. Bha'n so mar an ceudna iomad eachdruidh mu ioma ni ainmeil eile, a chaidh fheuchainn do Chriosduidh; araon mu nithe sean agus ùr; maille ri fàisneachdaibh agus roi-innsibh mu nithe aig a' bheil an crioch àraidh, chum uabhas agus geilt-chrith naimhdibh, agus mhòr-shòlas agus thoil-inntinn luchd-turuis.

An t' ath-latha thug iad e far an robh na h-airm gan coimhead, far an do nochd iad dha gach uidheam a sholair an Triath do luchd-turuis, mar tha claidheamh, sgiath, clogaid, uchd-eididh, gach ùrnuigh, agus brògan nach caitheadh am feasd. Agus bha gu leoir ann a chur nan uidheam a choilion fear chum seirbhis an Tighearna, 's a tha reultan neamh a thaobh lionmhoireachd.

Nochd iad dha, mar an ceudna, cuid de na h-inneil leis an d'rinn cuid da òglaich mòr-thèuchd. Dh'fheuch iad slat Mhaois; an t' òrd agus an tarung leis an do chuir Iael Sisera gu bàs; na soithichean, na trompaidean, agus na lochrain leis an do chuir Gideon an ruaig air feachd Mhidian. An sin nochd iad dha bior-greasaidh nan damh leis an do mharbh Samgar sè ceud fear. Nochd iad fòs dha an cnaimh peircill leis an d' rinn Samson na h-urrad threubhantais. Nochd iad cuideachd dha an crann-tabhuill agus a chloch, leis an do mharbh Daibhidh Goliat o Ghat: agus an cloidheamh leis an cuir an Tighearn

as do'n pheacadh, air an là san éirich e suas a chum na creiche. Nochd iad dha osbarr iomad ni luachmhor, leis an robh Criosduidh ro-thoilichte. Le so a dheanamh chaidh iad a ghabhail tàmh a rìs.

An sin chunnaic mi am aisling, Gun d'èirich e air an latha màireach chum triall air a thurus, ach dh' earalaich iad air fuireach gus an ath-latha: 'san sin thuirt iad ris, ma bhios an latha soilleir feuchaidh sinn duit na beanntaidh thaitneach, a bheireadh fhathasd an tuille sòlais da, a chionn gun robh iad dlù do'n chaladh mhiannuichte, uime sin dh' aontaich e fuireach. 'Nuair a thainig maduinn an ath-latha, thug iad e gu mullach an tighe, agus dh' iarr iad air amharc rís an airde-deas, Isa. xxxiii. 16, 17. ni a rinn e; agus feuch cian fad as, chunnaic e dùthaich àrd ro-ionmhiannuichte, dreachmhor le coillidh, fion-liosan, leis gach seorsa meas, agus le tobraichibh ro-thaitneach ri amharc orra. An sin dh' fheoraich e c'ainm a bh'air an tìr ud? Thuirt iad ris, Tha tir Emanueil; agus tha e co saor aig gach fear-turuis ris a bheinn so. 'San uair a ruigeas tu sin, chi thu ga ruig am baile neamhuidh, mar a nochdas na buachaillean a tha chomhnuidh ann duit.

Smaoinich e'n sin gum falbhadh e, agus bu deoin leo e dheanamh sin. Ach air tùs, thuirt iad ris, rachamaid leat far a bheil na h-airm an tasguidh; agus dh' armaich iad e o bhonn gu bhathais le airm dhearbhta, an t'eagal gun tugt' ionnsuidh air air an t'slighe. Air dha bhi mar so na uidheam, chaidh a chairdean leis chum an doruis a muigh, agus dh'fheoraich e do'n dorsair, Am fac' e fear-turuis sam bith a' dol seachad? Thuirt an Dorsair, Gum faca.

An d' aithnich thu e, arsa Criosduidh?

*Dor.* Dh'fheoraich mi ainm, agus thuirt e rium gum b'e Dileas a b' ainm dha.

*Criosd.* O! arsa Criosduidh, 's math is aithne dhomh e: is fear aon-bhaile rium fein e: cia fad a shaoileas tu a tha e romham?

*Dor.* Tha e m' an àm so aig bun a bhruthaich.

*Criosd.* A nis, a dheagh Dhorsair, gun robh 'n Tighearna maille riut, agus gu'n deonaich e do shochairean a mheudachadh, arson do chaoimhneas dhomhsa!

An sin thòisich e air imeachd air falbh, agus chaidh Suair-

ceas, Cràbhadh, Seirc, agus Crionnachd leis gu bun na h-uchdaich, ag ath-aithris earrann de na thuirt iad roimhe ris; ach air dhoibh teachd maille ris chum a mhullaich, Thuirt Criosduidh riu, mar bha e deacair dìreadh, 's co cunnartach an ni tearnadh. 'Seadh, a deir Crionnachd; oir tha e fior dheacair air duine dol sios do ghleann na h-Irisleachd, mar tha thus' a nis ri dol, agus gun tuisleadh fhaotainn; uime sin, thuirt iad, tha sinne air teachd chum do chómhaideachd sios am bruthach. Mar so thòisich e ri imeachd gu faicilleach; ach gidheadh fhuair e tuisle no dha.

An sin chunnaic mi am aisling, Gun d'thug na deagh bhana-chombanaich sin aig bun na beinne, dha buileann arain, searrag fhìona, agus bagaide de fhìon-dhearcaibh; agus dh'fhalbh e air a thuras.

> Cia sonadh tha mi 'n so, gu h-ait;
> Le gràdh mo Thriath do m' thaobh;
> Le maitheanas am pheacannaibh,
> 'S mi dlù air neamh san t-saogh'l!

Ach chaidh Criosduidh a chuir thuige gu goirt ann an gleann so na h-Irisleachd: oir cha deachaidh e ach goirid air aghaidh m' am fac e droch-spiorad a' teachd na chò'dhail. B'e ainm Apoluon. An sin ghlac maoim Criosduidh, agus cha robh fios aige co ac' a b'fhearr dha dol air ais no aghaidh a thoirt air; ach smaoinich e a rithist nach robh a thaobh cùil armaichte; agus nan tionndadh e a chùl ris, gun tugadh e sàr-chothrom dhà air a lot le shaighdibh; air an aobhar sin, chuir e roimhe gum feuchadh e ris. Oir thuirt e ris fein gar am biodh agam san amharc ach mo bheatha a chaomhnadh, 'se b' fhearr dhomh seasamh.

Mar so chaidh e air aghaidh, agus thachair Apoluon air. Bha 'n uilbheist anabarrach eagallach ri fhaicinn. Bha e còmhdaichte le lannaibh mar iasg, bha sgiathan aige mar dhràgon, cosan mar mhàngan, thainig as a bhroinn teine agus deatach, agus bha bheul cosmhuil ri beul leomhainn. 'Nuair a thainig e far an robh Criosduidh, sheall e gu tàireil air, agus thuirt e ris.

*Apol.* Cia as a thainig thu, agus c'àit' a tha thu dol?

*Criosd.* Thainig mo o bhaile Leir-sgrios, ni is e ionad an uilc, agus tha mi dol do bhaile Shioin.

*Apol.* Leis a so tha mi tuigsinn gur h-ann de m' iochdrains' thu; oir 's leams' an tìr sin uile, is mise a Triath agus a dia. Cionnas ma ta a theich thu o d' righ? Mar biodh fiuthair agam gun deanadh tu 'm barrachd feuma dhomh, ghearrainn às thu le aon bhuille.

*Criosd.* Rugadh mi gun amharus a' d' fhearannsa: ach bha do sheirbhis cruaidh, bha do dhuais co beag 's nach b' urrainn duine bhi beo leis; oir 'se duais a pheacaidh am bàs, Rom. vi. 23. uime sin 'n uair thainig mi gu tùr, rinn mi mar mi daoine tuigseach eile, sheall mi mach c'àit am faoduinn a bhi ni b'fhearr.

*Apol.* Cha dealaich uachdràn sam bith mar so r'a chuid sluaigh, cha mhò a chailleas mis thusa; ach o'n a tha thu gearan air cruas m' oibre agus lughad mo dhuais, ma bhios tu deonach dol air t' ais, bheir mi dhuit gach ni is fearr san dùthaich?

*Criosd.* Ach dh' fhastaidh mise mi fein aig Righ nan righ, agus cionnas a dh'fhaodas mi le ceartas dol air m' ais?

*Apol.* Rinn thu mu so a réir a ghnàth-fhocail, "O olc gu ni 's measa." Ach 's tric leosan a dh' aidich a bhi nan seirbhisich dhà-san, an diaigh dhoibh bhi aige ré tamuill, cùl a chur ris, agus pilleadh riums' a rithist. Dean thusa sin cuideachd, agus bithidh gach cùis gu math.

*Criosd.* Mhionnaich mi gum bithinn dìleas da: cionnas mata a chuireas mi cùl ris; an e nach croch iad mi mar chealgoir.

*Apol.* Rinn thu an ni ceudna ormsa; agus gidheadh tha mi toileach an t' iomlan a lughadh; ma philleas tu a rìs agus dol air t'ais.

*Criosd.* 'Sann an aois mo leanabuidheachd a thug mi 'n gealladh dhuitse; agus tha dòchas agam gu bheil an Ceann-feadhna a tha mi 'n dràsta fo bhrataich, murrach air mathanas a thoirt domh a chionn gun d' aom mi leat. Osbarr, O Apoluoin mhilltich! ma ni mi an fhirinn, 's toigh leam a sheirbhis, a dhuais, a luchd-muinntir, a riaghladh, a chuideachd, agus a dhùthaich, ni 's fearr no aon ni a th' agadsa; uime sin thoir thairis a dh' iarruidh orm fhàgail; oir 's mi òglach, agus dlù-leanaidh mi e,

*Apol.* Smaoinich a rithist air a chùis, ciod a tha 'n cunnart éiridh dhuit an taobh a tha thu dol. 'S aithne

